*Cogadh mòr na h-Eòrpa*

# Faire Agus Urnuigh




Agus gabhaibh
clogad
na slàinte.

Iadsan a théid sios
do'n fhairge air longan;
Chi iadsan gniomharan
Iehobhah.

Dhia beannaich ar Righ

Cò sgaras sinn o ghràdh Chriosd? *an dean* trioblaid, no àmhghar, no geur-leanmhuinn, no gorta, no lomhnochduidh, no cunnart, no claidheamh?

Ni h-eadh, ach anns na nithibh sin uile tha sinn a' toirt tuilleadh agus buaidh, trìd-san a ghràdhaich sinn.

Oir tha dearbh-bheachd agam, nach bi bàs, no beatha, no aingil, no uachdaranachdan, no cumhachdan, no nithe a tha làthair, no nithe a tha ri teachd,

No àirde, no doimhne, no creutar sam bith eile, comasach air sinne a sgaradh o ghràdh Dhé a tha ann an Iosa Criosd ar Tighearna.

*Rom. viii. 35, 37-39.*

Agus chi iad 'aghaidh; agus bithidh 'ainm-san air clàr an eudain.

*Taisb. xxii. 4.*

*Cogadh mòr na h-Eòrpa*

# FAIRE AGUS URNUIGH




*Printed by* OLIVER AND BOYD, Edinburgh, *for*
The Church of Scotland,
The United Free Church of Scotland, and
The Free Church of Scotland.

*This booklet has been prepared and edited under authority of a Joint Committee of the Churches, for the use of Highland Sailors and Soldiers in H.M.'s Service.*






# INTRODUCTION

It seems a long long time since the thunder of the guns broke the peace of the nations, and the struggle began which will decide the fate of the world. In the hour of battle it was never the way of the Highlander to keep to the back of the fray, and in our day the manhood of the Scottish Highlands has flocked to the colours. In every battle on sea and land our countrymen have borne a noble share. Where men fell thickest, there the tartan gleamed; where the enemy fled, there the piobrochd thrilled the blood. As the Highland Brigade breasted the slopes of the Alma, stern silence fell on the ranks until Sir Colin Campbell lifted his bonnet and they rushed on the foe with the slogan of victory; but all the glories of the days of old fade before the glory of our day. The mightiest military power in the world burst in mighty flood, wave after wave, seeking to over-

whelm that line of soul and iron that barred its way to world dominion, but, before the heroism that never flinched, it broke and wavered and crumbled. In those great hours when the soul of the world was saved, we are proud that our race bore nobly its part. When at Waterloo, Napoleon saw his ranks yield before the onslaught of the Highlanders, he did not restrain his admiration for his enemies, but exclaimed, "Les braves Ecossais"—"Brave, brave Scotsmen." As we think of the men who have died that we may live, what can we say but just that: "Brave, brave Fellow-Countrymen." And we say it with love and tenderness and a great feeling of gratitude in our hearts.

Which to admire most, the men who went forth to face death, or the parents and wives who gave them at their country's call, I know not. There was a boy of eighteen years from the Isle of Skye who gained the D.S.O. at Loos, and who, a year later, was killed. Regarding him the father wrote to a friend:—"His mother and I both know that though our boy had been spared to the threescore years and ten, he could never have achieved anything greater or nobler than he

achieved dying." And that was the spirit of all our Highland people. In no part of the British Empire has there been more losses of brave men than in the Highlands, but the sorrowing hearts are sustained by the overshadowing God. In these days men and women into whose hearts the iron has pierced are realising, as never before, "The Comforter which is the Holy Ghost."

It was to keep our men at the front in living touch with that life of the Spirit, which is the inheritance of their race, that a small Committee was formed in Edinburgh to supply them with Gaelic devotional literature. There was but little available of suitable form, so books were translated, or edited, representing what is best in the religious literature of the Gael. The burden of the work fell on the Rev. Donald Maclean, Free St Columba Church, Edinburgh, and the Rev. Malcolm MacLennan, D.D., St Columba U.F. Church, Edinburgh. To them the Highland sailors and soldiers owe the booklets which brought the message of the Everlasting Gospel in the language they love. They will not lose their reward.

Those who undertook the work of sending forth

the booklets will be amply rewarded if through the printed word there may come to the sailors on the deep or the soldiers in the trenches the fuller sense that God is with them. This terrible scourge of War has not been sent without a purpose. It is in the night that the stars arise and shine, and it is in the day, dark with affliction, that the vision of God arises on the soul. We had given ourselves to pleasure and to Mammon and were forgetting God, but our laughter has been hushed and our Mammon seen to be dross when the great and terrible day of the Lord dawned. We have learned once more through blood and tears that nothing is of any value in the world except to love God and to serve Him. There has come a new sense of the value of the power of prayer. We have cried to God like our fathers of old and He has heard us. At Bannockburn six hundred years ago, the Scots "full devoutly knelt down to pray; and a short prayer they made to God to help them in that fight." They prayed and they conquered. Thus has it always been. If, at the front, the men have prayed, at home prayer has ascended without ceasing. At the hour of worship, in the stillness of the quiet glen, the prayer has risen to the Father that the sons far

away might be shielded from the enemy of the body and the enemy of the soul. And because of these prayers in the Church and the home, the hearts of our soldiers have been garrisoned by the Spirit of God. They have not been forsaken nor have they been overwhelmed, and at last victory will be theirs.

When the battle for the soul of the world has been gained and the great army comes home again, it is our hope and our confidence that the men who have faced death for freedom and righteousness will, in the after days, prove themselves good soldiers of Jesus Christ. There will come, through this great visitation of God, many changes. Evils which have gnawed like a canker at the heart of the nation, we must destroy. The places which have been solitary and desolate must again be peopled. The altars of our God must again be reared in our homes. And it is the men who have looked death in the face, and have saved the Empire on the battle-field, who shall lead the nation hereafter into the promised land of love and righteousness. But there will be no promised land for any except for those who see the ancient guiding fires burn and shine, leading them on.

Our prayer at home for the men at the front is just this, that their eyes may not grow dim to the vision of God, and that, in life and death, the Everlasting Arms may be around them, and that, at last, should God spare them to come home, they may set themselves to establish the Kingdom of God and build up Jerusalem in this our beloved land.

NORMAN MACLEAN.

EDINBURGH,
*November* 1916.

## *A sheòldairean agus a shaighdeirean Gàidhealach!*

Ann an ainm an Tighearna Iosa Criosd, Prionnsa na sìthe, tha sinn a' cur fàilte oirbh.

Mar chinn-suidhe thrì eaglaisean a tha searmonachadh an t-soisgeil anns a' Ghàidhlig, dh'iarradh sinn a dheanamh dearbhta dhuibh gu bheil ùrnuighean ar coimhthionalan a ghnàth a' dol suas as bhur leth. Gu 'n robh Dia 'n a sgiath dhuibh ann an là a' chunnairt, a' tabhairt duibh foighidinn agus neart an làithean feithimh agus faire, buaidh ann an là a' chatha, agus gu 'n gabhadh e thuige féin sibh an uair a' bhàis! An lorg bhur fulangais agus bhur féin-iobradh gu 'n robh sìth le ceartas air a stéidheachadh air an talamh, an ùin gun a bhi fada!

Cha 'n 'eil ceàrna de 'n t-saoghal air nach do dhrùidh fuil uasal nan saighdeirean Gàidhealach, anns na làithean a dh'fhalbh, 's iad a' cathachadh as leth rìgh agus dùthcha. Thug sibh dearbhadh mu thràth, anns a' chogadh so, gur mic sibh a tha airidh air cliù bhur sinnsireachd. Tha sinn a' toirt buidheachas do Dhia air bhur son. Ma

thig a' ghairm oirbh gu triall as a so, cuiribh bhur n-aghaidh air a' bhàs mar dheagh shaighdeirean Iosa Criosd; ach ma 's e rùn an Tighearna, sibh a thighinn dachaidh fa-dheòidh gu bhur tìr agus bhur dàimhean caithibh aimsir bhur beatha mar dheagh shaighdeirean Iosa Criosd.

Mar dhuinne is amhluidh dhuibhse, cha 'n 'eil ann ach aon tearmunn, eadhon Dia. A mhàin cuireamaid so 'n 'ur cuimhne:

'S fearr na bhi 'g earbs' á duine beò
Ar dòchas chur an Dia;
'S fearr na bhi 'g earbs' á prionnsaibh mòr
Ar dòchas chur 's an Triath.

Is sinn,

bhur seirbhisich anns an Tighearna Iosa Criosd.

David Paul, D.D., LL.D.

*Ceann-suidhe Eaglais na h-Alba.*

Alex. R. MacEwen, D.D.

*Ceann-suidhe na h-Eaglais Shaoir Aonaichte.*

J. Macdonald.

*Ceann-suidhe na h-Eaglais Shaoir.*

# *An Clar-innsidh.*

# URNUIGH

Ciod e ùrnuigh?

'S e ùrnuigh a bhi cur suas ar n-athchuinge ri Dia ag iarruidh nithe a réir a thoile, ann an ainm Chriosd, ag aideachadh ar peacaidh, agus a' toirt buidheachais dha air son a thiodhlacan.

*Leabhar Aithghearr nan Ceisd.*

# URNUIGH AN TIGHEARNA

Athair naomha ta air Néimh,
Am measg nan Cerubaibh ad thàmh;
'S chì thu a nuas o d' Chaithir rìogh',
An uile nì do dhealbh do làmh.

Naomhaichear t'ainm, àrd-righ na glòir,
Luaidh cia mòr da mheud na cùis';
'S nach fhaod na h-aingil féin gun sgàil,
Seasamh do dhealradh do ghnùis.

Thigeadh is buanaicheadh do rìoghachd,
Craobh-sgaoil soisgeul Chriosd 's gach ceàrn;
Thabhair Dha mar oighreachd 's mar shealbh,
Gach fine do dhealbh do làmh.

Gach fin' air an deàlraich ghrian,
Gar is cian gu mol iad thù;
Mar air Néimh a bhos gu caomh,
Sìr sheinneadh do naoimh do chliù.

# Urnuigh an Tighearna

O 's tu thug beatha do gach feòil,
'S ta connbhail an deò 'n an cré;
Thabhair le de bheannachd dhuinn gach là,
Lòn gach tràth mar thig ar feum.

Maith ar ciont air sgàth do ghràis,
Nigh ar càil am fuil an Uain;
Dean-s' ar neartachadh a Rìgh,
Maitheanas o 'r cridh thoirt uainn.

Na leig am buaireadh sinn chum lochd,
Saor o'n olc sinn, gabh dhinn truas;
'S anns an àm am buairear sinn,
Cuidich leinn is cum sinn suas.

O 's leat-s' an rìoghachd an neart 's a' ghlòir,
Onoir is mòralachd shìor,
Moladh is aoradh gach sluaigh:
Gu siorruidh buan amhluidh biodh.

*Rel. Celt.*, ii.

# URNUIGH

*Ag iarraidh gu 'm beannaich Dia àmhghair.*

O Thighearna! Thusa a tha cho tròcaireach, agus do Spiorad cho maith agus cho caomh anns na h-uile nithean, a chionn nach e mhàin gu bheil gach maith ach gach truaighe a tha tighinn air do shluagh mar thoradh air do thròcair, deònaich dhomh gràs a chum nach giùlan mi mi fèin mar fhineach anns an t-suidheachadh a dh'ionnsuidh an d'thug do cheartas mi, ach, mar fhìor chriosduidh, gu'n gabh mi aithne ort mar m'Athair agus mo Dhia ann an staid air bith 's an tachair dhomh a bhi, oir ge b' e atharrachadh a thig air mo chor-sa cha tig atharrachadh air bith ort-sa. Tha thusa an còmhnuidh a' ni ceudna, ged a dh'fhaodas atharrachadh a thighinn ormsa, agus cha 'n 'eil thu na's lugha 'n a do Dhia an uair a tha thu smachdachadh agus a' peanasachadh, na an uair a tha thu bàigheil agus a' toirt comhfhurtachd.

# Urnuigh

Thug thu dhomh slàinte chum seirbhis a dhean-amh dhuit ach chuir mise gu mi-bhuil i. Chuir thu nise tinneas a m' ionnsuidh a chum mo chronachadh; na leig dhomh a chleachdadh a chum diùmbadh a chur ort le mo mhì-fhoighidinn. Rinn mi droch fheum dhe 'n t-slàinte, agus tha thu cothromach ann a bhi 'g a mo pheanasachadh air a shon. Na leig gu 'n dean mi droch fheum dhe do smachdachadh. Agus a chionn gu bheil truaillidheachd mo nàduir cho mòr 's gu 'n do thionndaidh mi d' fhàbhar gu mo chall, deònaich, O mo Dhia, do ghràs uile-chumhachd-ach chum gu 'n tionndaidh mi do smachdachadh gu mo bhuannachd. Ma thug mi cridhe làn gràidh do 'n t-saoghal an uair a bha neart ann, thoir air falbh a' neart sin a chum mo shlàinte, agus dean eu-comasach dhomh toil-inntinn a bhi agam anns an t-saoghal, co dhiùbh is ann tre anmhuinneachd cuirp, no tre eud an deagh oibre, a chum nach bi toil-inntinn agam ach annad fhéin a mhàin.

Deònaich, O mo Dhia, gu 'n toir mi urram ann an sàmhchar do do fhreasdal òirdhearc, leis an do riaghail thu mo bheatha; gu 'm faigh mi comhfhurt-achd 'n a do shlait; agus, air dhomh a bhi beò ann an searbhas mo pheacaidhean, am feadh 's a bha mi ann an sìth, gu 'm blais mi air mìlseachd

nèimhidh do ghràis am feadh 's a tha mi a' giùlan nan uilc shlàinteil leis a bheil thu 'g a mo smachdachadh. Oir tha fhios agam, O mo Dhia, gu bheil a leithid a chruadhachadh air mo chridhe, agus e làn de smuaintean, de chùraman, de an-fhois, de dhàimhean an t-saoghail, 's nach toir tinneas, mar nach dean slàinte, no teagasg, no leabhraichean, no do Sgriobturan naomha, no do Shoisgeul, no claoidh na feòla, no cleachdadh sàcramaid, no ìobradh do chuirp, no m' uile oidhirpean, buaidh iompachaidh air bith orm a dh' easbhuidh còmhnadh agus tiodhlac éifeachdach do ghràis. Uime sin tha mi a' guidhe ort, a Dhé uile-chumhachdaich, tiodhlac nach b' urrainn creutaran an t-saoghail gu léir a thoirt dhomh. O mo Dhia, a chionn gur e tha ann an iompachadh mo chridhe obair a tha os cionn uile oidhirpean nàduir, cha 'n urrainn mi ach iarraidh air Ughdar agus Maighstir uile-chumhachdach nàduir agus mo chridhe. A Thighearna, co ris a ghlaodhainn ach riut-sa, no co dh'ionnsuidh a rachainn ach thugad-sa. Is e Dia a mhàin a tha mi ag iarraidh, agus 's ann riut-sa a mhàin, O Dhé, a tha mi tionndadh gu d' fhaotainn. Fosgail mo chridhe, a Thighearna; thig a steach do 'n ionad cheannairceach sin agus uilc gu seilbh a ghabhail air. Thig a steach mar do ionad daingnichte;

ach an toiseach ceangail an nàmhaid làidir agus cumhachdach a tha riaghladh thairis air agus an sin gabh an t-ionmhas a tha ann. A Thighearna, glac m' aignidhean a tha air an goid leis an t-saoghal. Gabh fhéin an t-ionmhas sin, oir tha còir agad air mar chìs dhligheach. Is tusa a mhàin a chruthaich m' anam; is tusa a mhàin as urrainn a chruthachadh as ùr; is tusa a mhàin as urrainn d'iomhaigh ath-nuadhachadh air, eadhon Iosa Criosd mo Shlànuighear, neach as e fìor iomhaigh do phearsa.

A Thighearna, ged a bha mo bheatha saor is peacadh follaiseach—oir thainig thu féin eadar mi is buairidhean mòra—bha i gidheadh ro ghràineil 'n a do shealladh, le mì-fheum de do shàcramaidean naomha, le tàir air d' fhacal, le leisg agus droch bhuil mo ghniomharan agus mo smuaintean, le mì-fheum m' aimsir a thug thu dhomh a mhàin a chum do sheirbhis, a chum gu faighinn 'n a mo shaoithir uile meadhonan a chum do thoileachadh, agus gu aithreachas a dheanamh as mo pheacaidhean a tha mi a' cur an gniomh gach là, oir tha beatha do naoimh uile 'n a gnàth aithreachas: mar sin, O mo Dhia, bha mi an còmhnuidh ad aghaidh.

Deònaich gràs, a Thighearna, a chum gu 'n aon

mi do chomhfhurtachdan ri m' àmhghair, a chum gu fuiling mi mar chriosduidh. Cha 'n 'eil mi ag iarraidh a bhi saor is àmhghair, ach tha mi ag iarraidh nach bi mi air mo thoirt thairis do àmhghair nàduir gun a bhi a' seilbheachadh comhfhurtachd do Spioraid. Cha 'n 'eil mi ag iarraidh iomlanachd comhfhurtachd saor o gach fulangas, oir 's e tha sin staid glòire. Deònaich dhomh mothachadh a bhi agam orra le chéile, a Thighearna—fulangas nàduir air son mo pheacaidhean agus comhfhurtachd do Spioraid tre do ghràs, oir is e sin fìor staid a' chriosduidh. Thoir dhomh mothachadh orra le chéile a chum gu 'n ruig mi air an inbhe anns am mothaich mi do chomhfhurtachd os cionn gach àmhghair; oir tha thu deanamh àmhghair do shluaigh ionmhuinn milis tre ghràs d' aon-ghin Mhic.

Deònaich, O mo Dhia, gu 'n coinnich mi ris gach seòrsa suidheachadh le inntinn réidh a chionn nach 'eil fhios againn dé bu chòir dhomh iarraidh, agus a chionn nach urrainn dhomh aon ni a roghnachadh seach ni eile gun bhi ciontach de ladarnas, agus gun a bhi toirt breith air nithean a mheas thusa iomchuidh 'n a do ghliocas fhalach orm. A Thighearna, tha fhios agam nach 'eil fhios agam ach air aon ni: gur maith a bhi 'g a do

leantuinn, agus gur olc a bhi cur diùmbadh ort. A bharr air a sin cha 'n 'eil fhios agam dé ni as fhearr no dé ni as miosa—dé tha chum mo mhaith, co dhiùbh 's e slàinte no tinneas, saoibhreas no bochdainn. Sin eòlas a tha ro àird air son daoine agus ainglean, agus a tha ann am falach ann an diamhaireachd do fhreasdail, dh' a bheil spéis naomh agam, agus nach fhaod mi rannsachadh.

Deònaich uime sin a Thighearna, ge b' e staid 's am bì mi gu 'm bi mi réidh ri do thoil, agus, air dhomh bhi tinn, gu 'n glòirich mi thu 'n a m' fhulangas. Cha ruig mi glòir as an aonais. Cha do roghnaich thu féin, O mo Shlànuighear, glòir ach tre fhulangas. Is ann le àille nan tàirnean a dh' aithnich do dheisciobuil thu; agus 's ann tre 'n àmhghair as aithne dhuit do dheisciobuil. Gabh aithne ormsa, uime sin, mar dheisciobul tre m' àmhghair am chorp agus am anam. Agus a chionn 's nach 'eil tlachd aig Dia ann an nì air bith ach tromhad-sa aon mo thoil ri do thoil agus m' fhulangas ri d'fhulangas. Deònaich gu 'm bi iad mar phàirt de d' fhulangas fhéin. Aon riut fhéin mi. Lion mi leat fhéin agus le do Spiorad Naomh. Thig a steach 'n a mo chridhe 's 'n a m' anam a chum an sin gu 'n giùlan thu m' àmhghair, agus

gu 'n lean thu air a bhi giùlan na tha dheidh làimh de d' fhulangas, gus an coimhlion thu ann ad bhuill làn iomlanachd do chuirp; a chum air dhomh a bhi làn dhiot nach e mise a bhios beò agus a' fulang ach thusa a bhios beò agus a' fulang annam. Agus mar sin, O mo Shlànuighear, air dhomh cuibhrionn bheag dhe d' fhulangas a bhi annam, gu 'n lion thu mi leis a' ghlòir a choisinn thu leo, agus anns a bheil thu gabhail comhnuidh maille ris an Athair agus ris an Spiorad Naomh gu saoghal nan saoghal. Amen.

Pascal.

# CUIDEACHADH ANN AN TRIOBLAID

" *Ged ghluais mi ann am meadhon àmhgair, ath-bheothaichidh tu mi.*"—SALM cxxxviii. 7.

A THIGHEARN uile-bheannaichte, a cheadaich dhomh a rithist tighinn dlùth do chathair gràis dealraich an diugh ann am chridhe. Toisicheam as ùr dleasdnasan, agus dearbhaidhean là eile, le anam ciùin agus sìtheil a measg gach an-fhoisealachd, le mi bhi ann an sìth riutsa.

Tha mi toirt moladh dhuit gu 'm faod mi 'n comhnuidh "seinn air trocair" cho maith agus air "breitheanas." Dh'fhaodadh do dhéileigeadh rium a bhi ann am feirg neo-mhisgichte, ach tha an aon as cruaidhe dhiubh air a thaiseachadh le do ghràdh ro ghràsmhor. O n'an robh a bhuaidh bu chòir ac' orm ann a bhi ga m' tharruing a dh'ionnsuidh aon fhior ionad-tàimh an anam ann an uchd Dhé. Mar a tha soitheach an deidh soithich air a bhristeadh, gu'm biodh an

Tobarmhor nach fàilnich na's ion-mhiannuichte leam.

Nach tric a chuireas tu trioblaid chum gu'm faic do shluagh na's mo de d' laimh ghràsmhor! Nach tric 'nuair tha uisgeachan an lochain air an cur troimh-a-cheile, a dh'aithnicheas sinn làthaireachd Aingilmhòir a chùmhnanta e féin, agus a mhothaicheas sinn saibhreas a ghràis agus a thròcair a tha g'ar cumail suas. A Thighearn, is i m'ùrnuigh dhùrachdach, gu'm biodh gach deuchainn a' foillseachadh dhomh na's mo de luachmhorachd Chriosd.

Mar a tha cùl-taic an deidh cùl-taic, a bha 'gam chomhnadh air an talamh, a' failneachadh, gu'm bithinn a' foghlum mo thaic gu leir a leagail airsan, agus mo chùis uile fhàgail leis, a' tighinn da ionnsuidh mar an "caraid as dluithe a leanas na bràthair," a dh'ionnsuidh a chridhe co-fhaireachail gu bhi 'g innse dha m' fheuman uile, gu bhi tarruing a' h-uile comhfhurtachd as a shaoibhreas neo-chriochnach-san, agus gu bhi foisneachadh an còmhnuidh gu h-earbsach air a ghàirdean a ni mo chumail suas.

A Shlànuighear bheannaichte! ciod i mo thrioblaid-sa an coimeas ri do thriobhlaid-sa? Ciod an coimeas a ta aig mo dheuraibh goirt-sa, agus

cràiteachd gheur mo chridhe ris na dh'fhuiling thusa gu saor air mo shonsa. O gu'n deanadh cuimhne air do cho-chomunn-sa ann am fhulangas-sa agus mo cho-chomunn-sa ann ad fhulangas-sa mise réidh ri bhi giùlan gu foighidneach gach ni tha thusa faicinn freagarrach a leagail orm. Thoir dhomh gràs gu bhi faicinn gur e mo thruaighe as mò mo pheacadh agus 'gur e mo chrann-ceusaidh as truime mo chridhe cealgach seacharanach féin. Nuair a smuainicheas mi air an àm shona anns an tiormaich Dia deuraibh saoghail fo bhròn, biodh so 'na bhunait do mo ghàirdeachas as airde, nach bi peacadh ann ni's mò gu bhi 'gan aobhrachadh.

Gu h' iriosal laighinn sios aig casan mo Shlanuighir a' cur mo dhòchas annsan a mhàin, a' deanamh uail 'na obair chriochnaichte, 'na fhireantachd làn-airidh, agus 'na eadar-ghuidhe uile-bhuadhmhor. Tha mi deanamh gàirdeachas, ann a bhi smuaineachadh air a' mhòr-shluagh shaoirte nach urrainn neach air bith àireamh fa chomhair a righ-chathrach, agus a bhi a' mothachadh gu bheil a chumhachd agus a thoileachas gu bhi "a' teàrnadh chum a cheum as fhaide a mach" fathast an ni a bha iad.

Orduich do bheannachd as saoibhire an diugh,

a Thighearna orrasan uile tha gràdhach leam. Biodh mo luchd-dàimh uile ann an dàimh dhlùth riutsa ann am banntaibh coitcheannta an t-soisgeil. Ged a tha sinn dealaichte ri chéile le astar fada air rathad mòr na beatha so, biodh seilbh againn air a' chomhfhurtachd so, gu bheil ar coiseachd air an aon slighe neo-fhaicsinneach a tha treòrachadh gu Sion, agus gu bi na ceanglaichean as dlùithe agus as gràdhaiche, aig crioch ar turuis chaoch-laidich so, air an neartachadh agus air an daingneachadh gu bràth ann an làn shealladh agus eòlas ortsa, ar Dia.

Gu'n robh gràs an Tighearna Iosa, agus gràdh Dhé, agus co-chomunn, agus làthaireachd an Spioraid Naoimh maille riumsa an diugh agus gu bràth. Amen.

MacDuff.

# URNUIGH 'S A' CHOGADH

Leis an Oifigeach W. H. Mill,
*a mharbhadh an Gallipoli, agus a fhuaireadh an deidh a bhàis ann a' measg a chuid phàipairean.*

O thusa a Dhia, a dhion mi 'n diugh,
Dion mo bheatha tre dhorchadas tiugh,
'S treòraich mi 'n àrd chum, mu dheireadh, gu seinn
Mi cliù dhuit.

Nochd a Thighearn, 'nuair a laigheas mi sios,
Biodh t-ainglean cuairteachadh mo chinn's 'g a dhion,
Gléidh mo spiòrad, chum mar sin gu'n téid
Mi g'a d' ionnsuidh.

A Thighearn a ghràidh, thoir mi dhachaidh le blàths,
Seòl dhomh an t-slighe, 's an ruith mi tre ghràs,
Gus an tilg mi 'n aithgearr, aig do chosa naomh,
Mo spiorad saor.

# Urnuigh 'S A' Chogadh

O Thighearn Dhia, 'nuair a laigheas mi 'n tàmh,
'S mo throm-cheann a nochd air do bhroilleach gràidh,
O glan thusa m' anam, le milseachd do gràidh air eagal
Gu faigh mi bàs.

Sin saor mi Thighearn, bho chiont' mo lochd,
Thoir a bhlas do'n t-salainn gu seinn gun chlos,
'S a bhi tabhairt dhuit moladh, a Thighearn gun sgur
Gu bràth.

O Iosa neartaich mi, 'nuair tha mi ri strì,
Cum m' anam beò, 's mi fann agus sgìth.
Cuidich mi nis, agus deònaich do shlàint tha maireann
Gu bràth.

An sin, mar a dh' oibricheas a bheirm air an taois,
Bitheadh cumhachd do ghràidh air mo spiorad le gaol,
Gus mu dheireadh an soillsich air m' anam an t-saors'
Tha bh' uat féin.

'N t-slighe ge garbh, 's mi 'g a siubhal gu rèidh,
Gu siorruidh na 's àrd, 's air adhart gun téid,
Gus an aithgearr, an èirich mi bho thalamh air sgèith
Gu néamh shuas.

# AN ÙRNUIGH A GHEIBH FREAGRADH

THA sinn gu bhi labhairt a nochd air ùrnuigh, cha 'n ann mar chleachdadh as am faigh iadsan a théid an sàs ann maith ach mar chumhachd tre bheil nithean a' tachart agus nach urrainn tachart ach tre ùrnuigh. Tha sinn gu léir a' creidsinn 'n a leithid sin a dh' ùrnuigh. Tha an creideas sin a' dol a steach ann an dlùth 's an cura a' chreidimh chriosdail. Tha e eu-comasach creidsinn ann an Dia mar Athair mur a bheil sinn a' creidsinn gu bheil e comasach do athair éisdeachd ri glaodh a chlainne. Tha so air fhilleadh a steach anns an fhoillseachadh ghlòrmhor a rinn Dia air fhéin ann an Iosa Criosd.

Ach an robh mi ceart ann a bhi ag radh gu bheil sinn gu léir a' creidsinn anns an ùrnuigh a tha toirt freagradh o rìgh-chaithir Dhé? Nach e comharra cho bochd 's a tha air an Eaglais 'n ar là—dìreach cion creidimh ann an cumhachd na

h-ùrnuigh? Am biodh cho beag meas air coinneamh-ùrnuigh, 's gun searmon aice, na 'm biodh làn-chreideas aig daoine ann an gealladh Dhé a thaobh ùrnuigh le creideamh? Am biodh daoine cho ullamh air luach na coinneamh a thomhais leis an àireamh a dh' fhaodas a bhi làthair? Na 'm biodh an Eaglais ceart air a' cheum so cha chluinnist am facal a tha cho tric eadhon air bilean luchd-aidich—"Bheil ann ach coinneamh-ùrnuigh?" Tha feum air gu 'm biodh ar creideas anns an ùrnuigh air ath-bheothachadh, a chum gu 'm bi fios againn nach e mhàin gu faigh sinn maith eadhon o chleachdadh na h-ùrnuigh, ach gu bheil i toirt Dhé a mach as ionad-uaigneach gu bhi deanamh nithean iongantach air an talamh.

Tha nithean àraidh a dh' fheumas sinn a chumail air chuimhne ma 's e 's gu 'n cleachd sinn a leithid so a dh' ùrnuigh.

1. Feumaidh sinn cuimhne chumail air gur e cluas Dhé ceann-uidhe na h-ùrnuigh. Cha 'n 'eil buaidh le ùrnuigh mur ruig i cluas Dhé. Faodaidh tomhas de bhuaidh a bhi aice air ar faireachdan, agus tomhas de chomhfhurtachd a thoirt dhaibh-san a tha 's an éisdeachd, ach mur do rainig i cridhe Dhé tha i gun éifeachd.

# An Ùrnuigh A Gheibh Freagradh

Faodaidh an saighdear a ghunna a làimhseachadh gu h-ealant agus losgadh leis ann an dòigh a chuireas iongantas air càch, ach cha 'n fhaigh e ainm no urram mur buail e an targaid. Cha 'n e cluich a tha ann an ùrnuigh, ach gnothuch ro-chudthromach. Dìreach mar a tha an saighdear ag iarraidh cinnteachadh air teis-meadhon na targaid feumaidh an creidmheach oidhirp a dheanamh air gu 'n ruig ùrnuigh cluas Dhé.

Ma chumas sinn cuimhne air a' sin seallaidh e dhuinn mar a dh' fheumas Dia a bhi 'n ar smuain am feadh 's a tha sinn an cleachdadh na h-ùrnuigh. Mu's ruig ùrnuigh cluas Dhé feumaidh i bhi air a cur suas *ri Dia.* Ach nach trice a tha sinn a' smaoineachadh air cia mar a ni sinn ùrnuigh a bhios a chum cobhair do na tha 's an éisdeachd, na cia mar a ghluaiseas sinn làmh Dhé? Cha 'n 'eil ar smuain air Dia cho dion 's gu bheil sinn a' di-chuimhneachadh dhaoine. Gus an tachair sin cha bhi ar n-ùrnuigh ceart.

Ma chumas sinn air chuimhne gur e cluas Dhé ceann-uidhe na h-ùrnuigh nochdaidh e dhuinn cho cudthromach 's a tha e do bheatha na-h-ùrnuigh a bhi beò dlùth air Dia. Tha e furasd an targaid a bhualadh 's tu faisg oirre.

Tha e furasd do 'n neach a tha dlùth air Dia ùrnuigh a dheanamh. Is ann a chionn sinn a bhi cho fad as o Dhia, agus a bhi cho aineolach air a cho-chomunn-san, a tha na h-uiread againn cho aineolach air cumhachd na h-ùrnuigh bhuadhmhor. Ma tha Eaglais Chriosd gu tilleadh ri beò-chleachdadh na h-ùrnuigh feumaidh an toiseach a' bheatha spioradail a dhol an doimhneachd. Is e eadar-ghuidhe an cleachdadh as àirde ann am beatha na diadhachd, agus cha 'n urrainn e bhi air a chleachdadh ach leis a' mhuinntir a fhuair mothachadh air slàinte an Tighearna. Is e ùrnuigh neach a tha beò faisg air Dia, agus a tha air a lionadh le smuain air Dia, am feadh a tha e ag ùrnuigh, a gheibh freagradh.

2. Ma tha ar n-ùrnuigh dol a dh' fhaotainn buaidh maille ri Dia, feumaidh sinn a chumail air chuimhne gur e *airidheachd Chriosd* cladhan na fìor-ùrnuigh. Tha so dh' an ùrnuigh mar a tha an aer do 'n eun—ni air a bheil e ag éirigh. Mur b'e airidheachd ar Tighearna Iosa Criosd, agus eadar-ghuidhe ghràdhach-san, cha ruigeadh ùrnuigh a chaoidh cluas Dhé. Cha 'n 'eil còir sam bith againne, mar a tha sinn unnainn fhìn, air ùrnuigh a dheanamh. Cha 'n 'eil air a' bhonn sin slighe gu dol a steach an

làthair Dhé againn. Thoir fainear uime sin nach 'eil èifeachd sam bith ann an ùrnuigh ach a mhàin tre airidheachd an t-Slànuighir—tha ùrnuigh a gheibh freagradh a' ciallachadh aonadh ri Criosd.

Gun teagamh tha glaodh air son tròcair a' tighinn o chridhe a' pheacaich, 's e air a dhùsgadh, a' ruighinn cluas Dhé; ach cha 'n urrainn mothachadh a bhi aig a' pheacach air buaidh na h-eadar-ghuidhe. Tha éifeachd shonruichte anns an ùrnuigh an uair a tha an t-anam, tre ath-ghineamhuinn agus tre sheilbh an spioraid, air aonadh ri Iosa—'s ann an uair sin as urrainn do neach ùrnuigh a dheanamh an ainm Iosa—agus is e na h-ùrnuighean sin a mhàin a tha air an deanamh an ainm Iosa a tha dha-rìreadh buadhmhor.

A nis tha dà thoradh 'a' fàs air cuimhne bhi aig neach gur ann a mhàin tre airidheachd Chriosd a tha ùrnuigh sam bith a' ruighinn cluas Dhé:

Tha an toiseach *irioslachd* ann an ùrnuigh. Cha di-chuimhnich sinn nach 'eil sinn ach neo-ni, agus nach 'eil sinn airidh air nì sam bith; agus air an aobhar sin tilgidh sinn sinn fhìn gu h-uile agus gu h-iomlan air gràs Dhé.

Tha rìs *umhlachd ann an Ùrnuigh.* Bidh sinn mothachail, cha 'n e mhàin gu feum sinn a bhi air ar n-aonadh ri Iosa Criosd 'n ar beatha ach 'n ar toil. Do bhrìgh gu bheil sinn ag iarraidh 'n a ainm-san bheir sin an aire gu 'n iarr sinn a réir a thoile. Cha 'n urrainn sinn, is cuimhne againn gu bheil sinn 'n a chomain air son sochair na h-ùrnuigh fhéin, ni sam bith iarraidh ach nì a bhios taitneach dhà-san.

3. Ma tha ar n-ùrnuigh a' dol a dh' fhaotainn buaidh bidh cuimhne againn gur ann le *cumhachd an Spioraid Naoimh ann an cridhe a' chreid-mheich* a tha ann ùrnuigh sin air a' cur suas. Far a bheil ùrnuigh tha iarrtus—dion iarrtus. Ach ma tha am miann sin ceart, is ann leis an Spiorad a tha e air a dhùsgadh. Tha an Spiorad Naomh air a thoirt dhuinn mar Spiorad gràis agus achanaich. Tha e gabhail còmhnuidh annainn a chum ar teagasg ann an ùrnuigh, agus ma tha ar cridheachan air an cumail fosgailte dh'a bhuaidh bheannaichte, beothaichidh e annainn na miannan sin a ghluaiseas sinn gu nàdurach gu ùrnuigh. Is ann ro thearc a tha iad aig a bheil fios air an tomhas air am bu chòir mothachadh a bhi againn air a' mhinistrealachd so fo làimh an Spioraid. Tha tomhas beag a mhothachadh aig

*cuid* air. Tha fhios aig cuid air dé tha ann cor anaman àraidh a bhi air a leagail air an spioradan gu h-àraidh agus gu h-obann. Cha 'n urrainn iad an uair sin gun ùrnuigh a chur suas as an leth—tha miann air a dhùsgadh anns an anam nach gabh riarachadh ach ann an ùrnuigh.

Agus, a mhuinntir ionmhuinn, a' nì air a bheil fhios aig cuid de shluagh an Tighearna bu chòir fios a bhi aca gu léir air—agus bhiodh fhios aca air ann an tomhais mhòr na 'n cumadh iad cuimhne air obair bheannaichte so an Spioraid agus na 'n ùmhlaicheadh iad gu léir dha. Ach a thuilleadh air a' sin — tha Dia ag iarraidh luchd-oibreach, a cho-oibricheas maille ris anns an t-saoghal spioradail. Agus is e ùrnuigh an obair a tha e ag iarraidh orra. Tha e a' feitheamh dh' fheuch an toir anamaibh iad fhéin dha a chum gu 'n gairm e iad gu bhi 'n an luchd-eadar-ghuidhe, agus a chum, tre bhi freagradh an ùrnuighean, gu 'n coimhlion e a' nì air an do leag e a chridhe.

Ach ma tha ar n-ùrnuighean a' tighinn o mhiannan a tha air an dùsgadh anns an anam le cumhachd Dhé, an sin bidh iad gu cinnteach a réir toil Dhé, agus air son nithean a tha Dia fhéin ag iarraidh a thoirt dhuinn, agus mar sin is ùrnuighean iad a gheibh freagradh.

4. Ma tha ar n-ùrnuigh a' dol a dh' fhaotainn buaidh feumaidh i bhi air a *stiùireadh le rùn mothachail.* Faodaidh an gunna as fhearr a tha air an t-saoghal a bhi aig an t-saighdear, agus làn chinnt a bhi aige gur e an targaid ceann-uidhe na h-urcharach, ach dé maith a tha sin mur gabh e cuimse cheart. Tha iomadh ùrnuigh gun mhaith do bhrìgh nach 'eil daoine a' gabhail cuimse mar bu chòir dhaibh. Tha dòigh na h-ùrnuigh cho feumail ri suim na h-ùrnuigh. Faodaidh sinn a bhi ag iarraidh nithean ceart, ach 'g an iarraidh ann an dòigh chearr, agus mar sin tha an iarraidh gun bhuaidh. Tha feum againn a bhi air ar teagasg leis a' Spiorad Naomh, cha 'n e mhàin dé is còir dhuinn iarraidh, ach an *dòigh* air an còir dhuinn iarraidh. Tha an t-urram aig rùn a' chridhe anns an *dòigh* sin.

Ma tha sinn a' dol a dh' fhaotainn freagart cha 'n fhuilear dhuinn fios a bhi againn dé tha sinn ag iarraidh, agus sinn iarraidh mar ni sonruichte a dh' fheumas sinn fhaighinn. Is e easbhuidh mhòr a tha so air ar n-ùrnuighean. Tha an easbhuidh so air ar n-ùrnuighean air ar son fhìn. Tha sinn a' guidhe air son lànachd an Spioraid. Ach cha do rannsaich sinn a riamh am Facal le cùram dh' fheuch dé tha air fhilleadh a steach

ann a' neach a bhi air a lionadh leis an Spiorad, agus cha do rinn sinn suas ar n-inntinn gur e so ni a dh' fheumas sinn fhaighinn air a' h-uile cosg. Ma tha sin fior à thaobh ar n-ùrnuighean air ar son fhìn cia mòr is mò na sin a tha e fìor a thaobh ar n-ùrnuighean air son muinntir eile. Tha ar n-ùrnuighean gun bhrìgh a chionn nach 'eil iad air an stiùireadh le rùn tuigseach a' chridhe.

5. Agus a rìs: ma tha ar n-ùrnuigh a' dol a dh' fhaotainn buaidh biodh cuimhne againn i bhi le cumhachd an Spioraid an taobh a stigh dhinn; agus le stiùireadh rùn tuigseach 's an inntinn; agus mar an ceudna gur e an cumhachd a bheir buaidh *liosdachd fhoighidneach.* "Na sgìthichibh a dheanamh maith," tha an t-Abstol ag radh, "oir ann an àm iomchuidh buainidh sibh mur fannaich sibh." Cha 'n 'eil dleasdanas dh' a bheil an earail so cho freagarrach is a tha i ri ùrnuigh. Feumaidh sinn buannachadh ann an ùrnuigh, gun mì-mhisneach a ghabhail uair sam bith, 'g ar cur fhéin ann an làmhan an Spioraid Naoimh, a chum gu 'n cuir e an t-uallach oirnn, agus toileach a bhi giùlan an uallaich sin cho fada 's is toigh leis a leagadh oirnn. Agus feumaidh sinn a ghiùlan cha 'n ann a mhàin gun sgìos ach gun mhì-fhoighidinn. Faodaidh Dia a bhi a' cur

dàil, ach cha 'n ionnan sin is diùltadh, agus ma 's e 's nach freagair e air ball cha dearbhadh sin nach 'eil e deònach ar beannachadh. Is e nì mòr a tha ann am freagradh *aon* ùrnuigh. Faodaidh freagradh aon ùrnuigh buaidh agus iompachadh a thoirt air na ficheadan beatha, agus faodaidh sin ùin mhòr a tharruing a bharrachd air na shaoileas sinne.

Ach na smaoinicheamaid nach 'eil buaidh le ar n-ùrnuighean ged nach 'eil sinn a' faicinn am freagradh. Thig am freagradh là-eigin. Cha 'n 'eil fìor ùrnuigh a' dol a dhìth uair sam bith. Mur a biodh liosdachd fhoighidneach cho cudthromach cha bhiodh an Tighearna air cosamhlachd a ghabhail a chum a theagasg. Nach beannaichte an sgeula ud mu 'n charaide 's a' mheadhon-oidhche! "Cò agaibhse aig am bi caraide, agus a théid d' a ionnsuidh air mheadhon-oidhche, agus a their ris, 'A charaid thoir dhomh trì builionnan an iasachd, oir thainig caraid dhomh a m' ionnsuidh as a shlighe, agus cha 'n 'eil ni agam a chuireas mi 'n a làthair.' Agus gu freagair esan o 'n taobh a stigh agus gu 'n abair e, 'Na cuir dragh orm: tha an dorus a nis air a dhùnadh, agus tha mo chlann maille rium 's an leabaidh: cha 'n fhaigh mi éirigh agus an toirt dhuit.' Tha mi ag radh

ruibh, ged nach éirich e agus nach toir e dha, air son gur e a charaid e; gidheadh air son a liosdachd, éiridh e agus bheir e dhà a mheud 's a tha dh' uireasbhuidh air."

Gu 'n deònaicheadh Dia gu 'n robh na briathran sin air an losgadh air ar cridheachan a chum ar misneachadh gu buanachadh ann an ùrnuigh. Is e fear-tagraidh a bha 's an fhear ud. Cha b' ann air a shon fhéin a bha e ag iarraidh nam builionnan, ach air son fear a bha sgìth le thurus agus fann le acras. Agus ghuidh e a rìs agus a rìs; agus fhuair e dhuais. Dh' éirich a charaid agus thug e dha na bha dhìth air.

Oh, a mhuinntir mo ghràidh, ciamar as dàna leinn a bhi mi-mhisneachail ann an ùrnuigh ri aghaidh crioch dhe 'n t-seòrsa ud? Tagramaid a rìs agus a rìs agus a rìs, agus an sin éiridh ar Caraid anns a bheil uile iomlanachd na Diadhachd a' gabhail còmhnuidh gu corporra, agus bheir e dhuinn *mheud 's a tha dh' uireasbhuidh oirnn.*

G. H. C. MACGREGOR.

# UMHLACHD 'S AN ÙRNUIGH

"*Oir Cò an duine agaibhse, ma 's e's gu 'n iarr a mhac aran, a bheir clach dha? Agus ma 's iasg a dh' iarras e, an toir e nathair dha?*"—MAT. vii. 9-10.

THA am Maighstir a' labhairt mu leanabh nach iarr ach ni ceart—agus air do 'n leanabh sin a dheanamh cò an t-athair gràdhach a ni fanoid air le ni cronail a thoirt da? Ach faodar a' cheisd a chur air dòigh eile gun a brìgh atharrachadh: "Ma dh' iarras mac clach, *'s e an dùil* gur e aran a tha ann, no nathair, *'s e an dùil* gur e iasg a tha ann, an toir e dha ni a tha cho cronail? Mar sin tha mi a' tighinn gu bhi tuigsinn fìor theagasg mo Thighearna, is e sin nach toir m' Athair gràdhach dhomh *ach ni a tha fhios aige a tha fìor mhaith*—gu feum mi leigeil leis m' ùrnuighean a fhreagart 'n a dhòigh glic fhéin, agus an diùltadh an uair a tha sin a chum mo mhaith. Agus ma thig mi an diugh gu mo chuimhne nach fheum mi aideachadh nach b'urrainn Dia ni a b'an-iochd-

mhor a dheanamh na freagradh a thoirt do chuid dhe na h-ùrnuighean a rinn mi ris 'n am aineolas?

Cha ni iongantach ged a chuirinn feum air diultadh m' Athar cho maith ri tiodhlac m' Athar. Tha mi a' deanamh iomadh mearachd 'n am iarrtusan, air chor 's gu bheil m' Athair ag àicheadh orm 'n a ghràdh iomadh ni a tha mise ag iarraidh air 'n am aimideas. "Nochd dhomh do ghlòir" thuirt Maois. "Tha thu ag iarraidh bàs," thuirt Dia, "oir cha'n fhaod duine m'aghaidh-sa fhaicin agus a bhi beò." "Thoir air falbh mo bheatha" arsa Elias, 's e sgìth, dubhach, mi-fhoighidneach. Ach na robh Dia air éisdeachd ri ùrnuigh c'àite an robh an t-atharrachadh glòrmhor a fhuair e 's a' charbad theine—ni a bha 'n a chrioch cho buadhmhor air beatha cho uasal. "Abair gu'n suidh iad so mo dhithis mhac, fear aca air do làimh dheis, agus fear eile air do làimh chlì, ad rìoghachd," dh' iarr màthair Sheumais agus Eoin. Ach Oh, doimhneachd na brìgh a bha ann am freagradh ciùin a' Mhaighstir: "Cha'n éil fhios agaibh ciod a ta sibh ag iarraidh." Smaoinich air an dealbh a tharruing E dhuinn air fhéin 'n a rìoghachd, agus na caoirich air a làimh dheis

agus na gabhair air a làimh chlì, agus an sin gabh beachd air dé mar a bhiodh na robh e air éisdeachd ris an ùrnuigh ud. Cha chomhar idir air sinn a bhi fo fhàbhor spéiseil Dhé freagart fhaotainn do ar n-uile ùrnuighean. Ghlaodh Israel ri Dia air son feòil agus thug e dhaibh an iarrtus; ach b'ann a chum an sgrios agus cha b'ann a chum am beatha a bha sin.

Faodaidh sinn eadhon beannachdan *spioradail* iarraidh a bhiodh a chum ar croin am faotainn air ball. Faodaidh an Tighearna beannachd a chumail air ais gus am bi an cridhe air fhalamhachadh de gach seòrsa féin-ghlòir, agus air irioslachadh a chum a dheanamh iomchuidh air gabhail ri tiodhlac cho mòr. "An d'fhuair sibh iosal gu leòr a chum a bhi faotainn beannachadh?" B' e sin a' cheisd a dh' fhaighnich naomh ainmeil uair, is e a' còmhradh ri feadhainn a bha cruinn ag ùrnuigh ag iarraidh ath-bheothachadh 's an eaglais. "*Iosal gu leòr a chum a bhi faotainn beannachadh*"—sin a ni ris a bheil Dia gu tric a' feitheamh mu'n urrainn e freagradh a thoirt do m' ùrnuighean. "A Thighearna, thoir dhomh sealladh na 's àirde air Criosd" tha cridhe neach a' guidhe le dùrachd. "Bheir mi sin dhuit, ach feumaidh tu an toiseach sealladh iosal

agus irioslachaidh fhaotainn ort fhéin." "A Thighearna, bu mhaith leam a bhi air mo lionadh leis an Spiorad naomh agus le cumhachd—nach dean thu mi am lòchran deàlrach a bheir solus soilleir seasmhach." "Ni mi sin, ach feumaidh tu an toiseach a bhi air d'fhalamhachadh de t-ola fhéin, a chum àite a dheanamh do lànachd an Spioraid."

Faodaidh an Tìghearna a' ni sin àicheadh orm a tha mi ag iarraidh a chum mo dheanamh feumail, cha 'n ann a mhàin a chionn nach 'eil mi ullamh air a shon, ach a chionn gu bheil e 'n a rùn feum a dheanamh dhiom ann an dòigh eile air nach 'eil fhios agam-sa. Cha b'ann idir a chionn cho piantail 's a bha an "sgolb anns an fheòil" a bha Pòl cho dian 'n a iarrtus gu'n tugadh Dia air falbh i, ach a chionn gu'n robh i a' cur bacadh air 'n a obair air son a Mhaighstir. Ach cha d' thug Dia air falbh an sgolb. Thug e dha miann a chridhe ann an dòigh a b'fhearr. Thuirt an Tighearna, "Is leòr mo ghràs air do shon"—cha 'n 'eil feum agad air ni eile—"tha mo neartsa air a dheanamh foirfe ann *an an-mhuinneachd.*" Tha dà dhòigh air duine a chuideachadh, 's e ro lag air son an t-eallach a ghiùlan: dean an t-eallach na 's lugha; no dean

an duine na 's treise. B'e dòigh Phòil an t-eallach a dheanamh beag; ach b'e dòigh a' Mhaighstir an duine dheanamh làidir. Ged a bha E fàgail pian agus anmhuinneachd aig Pòl, bha cumhachd Chriosd ann gu bhi air a chur am meud ann air a leithid a dhòigh 's gu 'm biodh a Mhaighstir air a ghlòrachadh ann na 's mò na bha e riamh.

Nach 'eil iomadh nì 'n am bheatha-sa cuid-eachd bu mhaith leam faighinn cuibhteas e a chum seirbhis a b'fheàrr a thoirt do mo Thigh-earna. Nach iomadh uair a thuirt mi: Na faighinn saor is an t-uallach so—na 'm biodh am barrachd tìde agam—na 'm biodh slàinte na b' fhearr agam—na 'm biodh gibht labhairt na b' fhearr agam—na 'm bithinn saor is dragh mu ghnothuichean aimsireil—nach mòr a b' fhearr a dheanainn seirbhis do mo Mhaighstir! Seadh—sin mar a shaoil *mise*. Sin mar a shaoil Pòl, na faigheadh e saor 's an sgolb 's an fheòil. Agus am ionnsuidh-sa tha an dearbh fhreagart a' tighinn o bhilean mo Mhaighstir: "Is e mo ghràs an aon ni air a bheil feum agad; thig an gràs sin thugad ann an tomhais iomchuidh air son gach uair; agus an uair a tha thu a' giùlan saoibhreas. Néimh ann an soitheach bochd

creadha, is ann as soilleire a chìtear gur ann o Dhia a tha òirdhearcas a' chumhachd 's nach ann uaitse." Mar so, mar air iomadh dòigh eile tha mi ag ionnsuchadh a bhi cur m' Amen ris na briathran—

> Maith an uair a bheir E, fìor mhaith ;
> Ach maith an uair nach toir :
> Crainn-ceusaidh o a làimh rìoghail—
> 'S beannachd sin an riochd dòruinn.

Nach fhaod mi cuimhne bhi agam air là 's mi ag ùrnuigh gu 'n cuireadh Dia seachad orm deuchainn mhòr a bha bagar mo bheatha chur fo neul dhorch? Bha mi ag ùrnuigh cha'n ann air son mo chomhfhurtachd fhìn, ach air son am barrachd glòir do Dhia tromham. Bha fhios agam na 'n tigeadh e gu 'm biodh e air a riaghladh a chum mise a bhi air *mo naomhachadh* d'a thrìd, ach cha b' urrainn mi fhaicinn ciamar a b' urrainn mi a bhi air mo chobhair leis ann a bhi deanamh *seirbhis do Chriosd*: agus mar sin air a sgàth-san ghuidh mi gu 'n gabhadh e seachad. Ach cha do ghabh e seachad. B' éigin dhomh an copan searbh òl. Cha robh dol as ann. Dh' òl mi e *gu h-umhail*—b' e sin na b' urrainn mi dheanamh. Cha b' urrainn mi òl *gu h-aoibhneach.* Agus, gidheadh thainig an là

anns an robh e air a dheanamh soilleir dhomh gur e dòigh an Tighearna a b' fhearr gu neo-chriochnach na 'n dòigh a bha mise ag iarraidh. Ah! bha fhios aig m' Athair glic agus gràdhach gur e clach a bha mise ag iarraidh 's mi 'n dùil gur e aran a bha ann.

Eisdeam uime sin ri briathran deisciobuil eòlach 's e labhairt fìor-bhriathran an Tighearna: "Ach anns gach uile ni, le ùrnuigh agus asluchadh, maille ri breith-buidheachais, biodh 'ur n-iarrtuis air an deanamh aithnichte do Dhia, *agus coimhididh sith* Dhé a ta thar *gach uile thuigse*, 'ur cridhe agus 'ur n-inntinn ann an Iosa Criosd." Mar gu 'n canadh e: "Tha an t-saorsa as mò agad ann an ùrnuigh, iarr a' ni as àill leat—agus gidheadh cha 'n 'eil mi ag radh riut gu faigh thu d'iarrtuis uile: Ach their mi so, gu faigh thu ni as fhearr na tha thu ag iarraidh.

"Gheibh thu sith tre d' urnuigh. Ni i thu de 'n aon inntinn ri d' Athair a thaobh a ni a tha cur dragh ort. Bheir i thu gu fois is sàmhchar—gu fois na muinghinn iomlan ann an gràdh iomlan Dhé. Sin dha-rìreadh a ni as fhearr as urrainn Dia a thoirt dhuit; agus ge b' e air bith ni a dhiùltas e faodaidh tu bhi cinnteach as *an tiodhlac so.*" G. H. Knight.

# MÒRACHD DHÉ

Ciod e Dia no ciod e ainm?
Cha tuig na h-aingil 's àirde 'n glòir;
Tha e 'n a sholus deàlarach glan,
Far nach ruig sùil no smuain 'n a chòir.

Uaith féin a ta a bhith a' sruth',
Neo-chruthaichte 'n a uile bhuadh';
Neo-chriochnach tha 'n a nàdur féin,
'S féin-dhiongmhaltas 'g an cumail suas.

Cha robh e òg is sean cha bhì,
O shìor gu sìor gun chaochladh staid;
Cha tomhais grian no gealach aois,
Oir 's nithe caochlach iad air fad.

'Nuair thaisbeanas e ghlòir 'n a ghràs,
Bidh là neo-bhàsmhor teachd o shùil;
'S grad chuiridh sluagh nan néamha àird,
Le 'n sgiathaibh sgàile air an gnùis.

# Mòrachd Dhé

'Nuair chuala neo-ni guth a bheòil,
Ghrad leum 'n a bith a' chruitheachd mhòr;
An cruinne so le uile làn,
'S na néamhan àird le 'n uile shlòigh.

Air clàr a dheàrn' tha dol m' an cuairt,
Gach reull a ghluaiseas anns an speur;
An cruthach' gu léir tha stigh 'n a ghlaic,
'S a' deanamh taic d'a ghàirdean treun.

Cò chuairticheas do bhith Dhé?
An doimhne shluig gach reuson suas;
'N an oidhirpibh tha aingle 's daoin',
Mar shligibh maoraich glacadh chuain.

O bhith-bhuantachd tha thus' ad rìgh,
'S cha 'n 'eil 's an t-saoghal ach nì o 'n dé;
O 's beag an eachdraidh chualas dhiot,
'S cha mhòr de d' ghniomh a tha fo 'n ghréin.

An cruthach' cha dean le uile ghlòir,
Làn fhoillseachadh air Dia nam feart;
Cha 'n 'eil 's na h-oibribh ud gu léir,
Ach taisbean eàrlais air a neart.

# Mòrachd Dhé

Le 'r tuigse thana 's diomhain duinn,
Bhi sgrùdadh chuain a tha gun chrioch;
An litir 's lugha dh'ainm ar Dé,
Is tuille 's luchd d'ar reuson i.

Oir cha 'n 'eil dadum cosmhuil riut,
Am measg na chruthaich thu gu léir;
'S am measg nan daoine cha 'n 'eil cainnt,
A labhras d'ainm ach d'fhacal féin.

Bochannan.

# NAOMHACHADH

*Ciod e naomhachadh?*

Is e naomhachadh obair saor-ghrais Dhé, leis a bheil sinn air ar n-ath-nuadhachadh 's an duine gu h-iomlan, a réir iomhaigh Dhé, agus air ar deanamh comasach na 's mò agus na 's mò gu bàsachadh do 'n pheacadh agus teachd beò do fhìreantachd.—*Leabhar Aithghearr nan Ceisd.*

# NAOMHACHADH

Tre chreidimh tha an t-anam an aonadh ri Criosd. Tha sinn Annsan tre chreidimh. Mar thoradh air a sin tha seilbh againn ann an airidheachd Chriosd. Tha fhìreantachd choimhlionta, a réir cumhachan cùmhnanta na Saorsa, air an cur ri creideas a' chreidmhich. Tha e an sin air fhìreanachadh. Tha e air a thoirt gu staid gràis agus a' deanamh gàirdeachas ann an dòchas glòire Dhé. Mar a tha 'm Biobull a' teagasg, is e so ni a dh'fheumas tachart mu 's urrainn naomhachadh tòiseachadh. Fhad 's a tha sinn fo 'n lagh tha sinn fo 'n mhallachd. Fhad 's a tha sinn fo 'n mhallachd tha sinn 'n ar nàimhdean do Dhia agus a' toirt a mach toradh a chum bàis. Is ann a mhàin an uair a tha sinn air ar cur saor o 'n lagh le corp no bàs Chriosd, agus air ar n-aonadh ris-san a tha sinn a' toirt a mach toradh do Dhia. Mar sin, tha an t-Abstol ag radh, cha rìoghaich peacadh thairis oirnn do bhrìgh nach 'eil sinn fo 'n lagh. Cha 'n urrainn saorsa o 'n lagh a bhi

ann gun saorsa o 'n pheacadh. Mar sin tha uile dhàimhean a' chreidmhich air an atharrachadh. Tha e air atharrachadh o rìoghachd an dorchadais gu saorsa ghlòrmhor clainne Dhé.

Tha sinn a' foghlum o 'n Fhacal (Rom. vii. 7-25) gu bheil cuthaigeadh de olc 's de mhaith anns a' h-uile creidmheach—nach 'eil truaillidheachd an t-seann nàduir air a chur a mach gu buileach leis an ath-ghineamhuinn. Ged a tha an creidmheach air atharrachadh o rìoghachd an dorchadais gu rìoghachd Mac gràdhach Dhé, cha 'n 'eil e air a naomhachadh ach ann an tomhais. Tha féin-ghràdh agus uaill, mì-riarachadh agus saoghaltachd, fhathast ceangailte ris agus 'g a chlaoidh. Tha iad 'g a chumail o bhi a' deanamh "a' nì a b' àill leis," o bhi beò gun pheacadh, o bhi a' cumail dlùth cho-chomunn ri Dia mar bu mhiann leis. Tha e faotainn nach e mhàin gu bheil buaidh air a thoirt air gu bhi peacachadh gu tric, eadhon gu làitheil, ann an smuain, ann am facal, ann an gniomh, ach nach 'eil a chreideamh, a ghràdh, eud, aoradh, a' ruighinn a leithid a dh'inbhe 's gu bheil iad a' toirt riarachadh d'a choguis fhéin, no idir do Dhia. Tha e mar sin air a ghairm gu làitheil gu aideachadh aithreachais, ùrnuigh air son maitheanas.

Ach air an làimh eile tha sinn a' foghlum gu bheil an t-anam a' cur an aghaidh na gné olc sin, gu bheil a bhi fo bhuaidh an uilc air a mheas 'n a dhaorsa ghràineil, gu bheil a' ghné mhaith mar is tric a' toirt buaidh agus gu 'm bi i, tre Chriosd, fa-dheòidh air a crùnadh. Mar sin tha naomhachadh a' ciallachadh mar a tha a' bhith nuadh a chaidh a chur anns an anam ann an là na h-athghineamhuinn a' faotainn buaidh a' chuid agus a' chuid thairis air an olc a tha gabhail còmhnuidh anns a' chridhe, no ann am briathran eile, ann a bhi bàsachadh do 'n pheacadh agus a' teachd beò do fhìreantachd. TEARLACH HODGE.

# NAOMHACHADH

THA na Sgriobturan a' cur an céill meadhonan sonraichte tre bheil anaman nan creidmheach air an glanadh o thruaillidheachd a' pheacaidh—an Spiorad naomh, fuil Chriosd, creideamh, àmhghair. Tha e air a radh gu 'n glan iad so uile o pheacadh, ach ann an caochladh dhòighean. Is e an Spiorad naomh an cumhachd éifeachdach a tha ag oibreachadh naomhachd 's an taobh a stigh. Is e fuil Chriosd am meadhon éifeachdach a tha le a luach a' ceannach no a' cosnadh na sochair. Is e creideamh agus àmhghair an t-inneal tre bheil an Spiorad a' cleachdadh a chumhachd air bonn airidheachd na fala.

Tha an Spiorad naomh a' foillseachadh dhuinn agus ag oibreachadh dearbhadh spioradail annainn air *truaillidheachd a' pheacaidh* agus mar a tha sinn air ar salach leis. Tha so air iarraidh oirnn, eadhon gu 'm bi leithid a shealladh agus a

dhearbhadh againn air 's a lionas sinn le féin-ghràin agus féin-isleachadh agus gu 'n gabh sinn fuath dhinn fhìn a bhrìgh na gràinealachd a tha ann; agus is e so obair an Spioraid, oir is ann uaithe-san a mhàin a tha an dearbhadh sin. Tha an Spiorad naomh a' foillseachadh 's a' cur f' ar comhair an *fhior iocshlaint*—an aon mheadhon air glanadh. "An uair a chunnaic Ephraim a thinneas, agus Iudah a chreuchd, an sin chaidh Ephraim a dh'ionnsuidh an Assirianaich, agus chuir e fios gu rìgh Iareib: gidheadh cha b'urr-ainn e 'ur leigheas, ni mò shlànuich e 'ur creuchd." An uair a tha daoine a' tòiseachadh air mothach-adh fhaotainn air an truaillidheachdan tha iad buailteach air smaoineachadh air iomadh innleachd glanaidh. Tha h-uile fear ullamh air innleachd a dheilbh dha fhéin—gabhaidh a' h-uile fear a shiabunn agus a nitre fhéin. Ged a tha tobair a' ghlanaidh faisg oirnn, gidheadh cha chomasach dhuinn a faicinn gus am fosgail an Spiorad naomh ar sùilean mar a dh'fhosgail e sùilean Hagair. Is e esan a tha 'g a sealltuinn dhuinn agus 'g ar treòrachadh thice.

Tha an Spiorad Naomh ag oibreachadh *creidimh* annainn leis a bheil sinn a' gabhail tlachd ann an cumhachd glanaidh fuil Chriosd. Tre chreidimh

tha sinn a' gabhail ri Criosd e fhéin, agus tre chreidimh tha sinn a' gabhail ri uile shochairean eadar-mheadhonarachd Chriosd—is e sin tha iad air an tairgse dhuinn ann an geallaidhean Dhé. Is e esan ar n-ìobairt-réite tre chreidimh 'n a fhuil mar a tha i air a tairgse; agus is e ar naomhachd tre chreidimh 'n a fhuil mar a tha i air a crathadh. Agus tha so air iarraidh oirnn gu sonruichte, eadhon gu 'n cleachd sinn creideamh air fuil Chriosd a chum ar glanadh o pheacadh. Tha coguis, air a h-ath-nuadhachadh, mothachail air an truaillidheachd a tha anns gach peacadh, agus cha 'n 'eil i air a cur saor o nàire a' pheacaidh a dh'easbhuidh co-chur sonruichte fuil Chriosd. Tha i a' tighinn tre chreidimh a dh'ionnsuidh na tobrach a chaidh fhosgladh air son peacadh agus neò-ghlaine, mar a thainig an duine euslan gu lochan nan uisgeachan leighis, agus a' feitheamh car ùine chum a bhi air a glanadh innte. B'ann mar sin a thionndaidh Daibhidh, is e air a thruailleadh leis na peacaidhean mòra a chuir e 'n gniomh, leis an ùrnuigh, "Glan mi le hiosop agus bidh mi glan; ionnail mi, agus bidh mi na's gile na sneachda." Iain Obhain.

# ANA-MIANN

Tha mi cluinntinn guth mo Dhé ag àithne, "Thugaibh an aire dhuibh féin air eagal uair air bith gu 'm bi 'ur cridhe fo uallach le geòcaireachd agus le misg." Tha misg fada uam. Deònaich 'n a do thròcair nach tig e faisg orm. Ach tha trom itheanaich air uairean a' deanamh gréim air do sheirbhiseach. Deònaich 'n a do thròcair gu 'n teich e fada uam. Cha bu drungair a riamh mi, ach b'aithne dhomh drungairean a bha air an deanamh 'n an daoine sòbar leatsa. Is ann uatsa a bha e uime sin nach robh daoine stuama 'n an drungairean.

Tha mi cluinntinn guth eile o Dhia: "Na rach as deidh d' ana-miannan ach caisg thu féin o do mhiannaibh." Is ann le d'fhàbhar a chuala mi a' ni sin air a bheil mo mheas. "Anns gach àit, agus anns na h-uile nithean, theagaisgeadh mi araon a bhi sàthach agus acrach, araon pailteas a shealbhachadh agus uireasbhuidh fhulang. Is urrainn

mi na h-uile nithean a dheanamh tre Chriosd a neartaicheas mi." Feuch saighdear as a' champa néamhaidh. Cha 'n e gu 'm b'urrainn e so a dheanamh 'n a neart fhéin. Neartaich mi a chum 's gu 'm bi mi comasach. Builich orm a' ni a dh'àithn thu agus àithn a' ni as àill leat.

Air dhomh a bhi am meadhon buairidh tha mi a' strìth gach là an aghaidh ana-miann ann an ithe agus ann an òl. Feumar rian a chur air a' sgòrnan a chum gu 'm bi e air a chumail ann an stuamachd. Molam d'ainm gu bheil Esan a thug buaidh air an t-saoghal a' deanamh eadar-ghuidhe air mo shon, peacach bochd seachranach 's mar a tha mi.

AUGUSTINE.

# FUIL CHRIOSD

*Oir ma ni fuil tharbh agus ghabhar agus luaithre aighe air a crathadh air an dream a bha neò-ghlan an naomhachadh chum glanaidh na feòla ; cia mòr is mò ni fuil Chriosd, a thug e féin suas tre 'n Spiorad shiorruidh gun lochd do Dhia, 'ur coguis-sa ghlanadh o oibre marbha chum seirbhis a dheanamh do 'n Dia bheò ?*—EABH. ix. 13-14.

THA dà nì gu sònruichte a tha toirt cumhachd do fhuil Chriosd.

Is e cheud nì : an ùmhlachd naomh air an robh dòirteadh na fala mar dhearbhadh. Thainig Criosd a chum a bhi beò beatha duine mar a bha an rùn Dhé an uair a chruthaich e an duine. Thug e suas a thoil do Dhia. Cha do thoilich e e fhéin, 's ann a dh' iarr e Dia a thoileachadh. Thug e suas a bheatha gu h-iomlan a chum gu foillsicheadh Dia e fhéin ann mar bu toigh leis. *Thug e e fhéin suas do Dhia.* Ghabh e agus lion

e an t-àite bu chòir do 'n chreutar a lionadh, agus sin *gun lochd*. Bha fhéin-iobradh coimhlionta, iomlan, agus bha fhuil, eadhon mar dhuine, do-labhairt luachmhor. Bha i a' ciallachadh ùmhlachd iomlan.

Is e an darna nì: gu 'n robh an Spiorad siorruidh ann am beatha na fala ud. B' ann *tre 'n Spiorad shiorruidh a thug e e fhéin suas*. B'e am Facal a rinneadh 'n a fheòil—Mac siorruidh Dhé a rinneadh 'n a dhuine. B' e beatha Dhé a ghabh comhnuidh ann. Thug a' bheatha sin luach neo-chriochnach do 'n fhuil—do gach boinne dhith. Tha fuil duine na 's luachmhora na fuil caorach. Tha fuil rìgh no fuil seanalair air a meas na 's luachmhora na fuil ceudan saighdeir. Fuil Mac Dhé! is diomhain do neach oidhirp a dheanamh air facal fhaotainn a chuireas an céill a luach; 's e na 's urrainn sinn a radh gur i fhuil fhéin a tha ann—fuil luachmhor Mac Dhé!

B' e an luach dà-fhillt neo-chriochnach so a thug a leithid a chumhachd do 'n fhuil ud—an toiseach ann a bhi fosgladh na h-uaghach, agus a rìs ann a bhi fosgladh néimh. B' e so a thug dhi a' bhuaidh air uile chumhachdan a' bhàis agus ifrinn, agus a thug dhà-san àite fear na buadha shuas air

caithir Dhé. Agus a nis an uair a tha an fhuil sin as an ionad naomh néimhidh air a crathadh air a' choguis leis an Ard-shagart neamhaidh, nach mò gu mòr a bhios ar coguis air a glanadh le éifeachd neo-chriochnach.

Gabhamaid so gu cridhe. Is e cumhachd na fala leis an deach e steach do néimh an dearbh chumhachd leis a bheil e tighinn a steach do 'n chridhe. An lànachd neo-chriochnach a tha innte gu bhi coinneachadh ri iarrtusan naomha Dhé, is e sin an dearbh lànachd leis a bheil e coinneachadh ri feuman ar cridhe agus ar beatha. Is e fuil a' chùmhnaint a tha ann. Cha 'n e mhàin gu bheil trì geallaidhean mòra a' chùmhnaint—mar a tha maitheanas agus sìth, is Dia a' di-chuimhneachadh ar peacaidh; glaine agus cumhachd, is lagh na beatha 'n ar cridhe; làthaireachd Dhé air a thoirt am fagus—air an deanamh cinnteach dhuinn leis an fhuil, ach tha buaidh aig an fhuil ann a bhi 'g an cur 'n ar seilbh. Ann an cumhachd an Spioraid naoimh tha an fhuil a' deanamh glanadh cumhachdach agus naomh làn de bheatha agus de spionnadh neamhaidh. Tha an Spiorad a bha ann an Criosd, an uair a dhòirt e fhuil, 'g ar deanamh 'n ar luchd-compàirt de a chumhachd. A bhuaidh air peacadh, ùmhlachd iomlan-san, a

shaorsa a' dol an làthair an Athar—bidh fhios aig an anam a mhothaich glanadh na fala 'n a cumhachd air na beannachdan sin cuideachd.

ANDRA MURRAIDH.

# TOIL DHÉ

SOITHICHEAN ionad-naoimh neo-fhaicsinneach, tha sinn air ar naomhachadh a mhàin a chum seirbhis—an fhìor sheirbhis, seirbhis spioraid agus fìrinn—is e sin gu 'n giùlan sinn fìor iomhaigh an Ti a ghràdhaich sinn. Cha 'n e mhàin sinn fhìn a ghleidheadh o oilbheum, ach le buaidh a' ghràidh agus a' chumhachd a bheir e dhuinn, gu 'n dean sinn a nì a tha maiseach 'n a shùilean-san—gach ni a ni sinn cosmhuil ris. Oir cha lugha tha sinn a' toirt oilbheum do Dhia an uair a tha sinn a dh'easbhuidh maith na an uair a tha sinn a' toirt caidreamh do 'n olc. Cha mheas Dia mar neach cosmhuil ris fhéin aon chuid an duine a tha mhàin 'g a ghleidheadh fhéin o olc no an duine a tha mhàin 'g a ghleidheadh fhéin o mhaith. Is e an seirbhiseach neo-dhìleas a tha neo-tharbhach 'n a shealladh; agus tha a dhiùmbadh ris an dìlseachd fheallsa a tha falach a thàlant cho cinnteach 's a tha e ris a' mhì-dhìlseachd a tha 'g a milleadh.

Ma bha soithichean an teampuill air an cumail

o gach feum coitchionn cha b' ann a chum nach biodh iad air an cur gu feum idir, ach a chum a bhi air an cur gu feum an coimhcheangal ri seirbhis na h-altarach—cha b' ann a chum gu 'm biodh iad air an cumail falamh, ach gu bhi air an lionadh aig amannan àraidh le stuth glan agus naomh. Is ionnan sin is sinne—is ni beag sinn a bhi falamh de ni neò-ghlan mur bheil sinn air ar lionadh làn de 'n nì tha glan, diadhaidh, urramach. Cha 'n e mhàin nach *biodh striopachas agus gach uile neo-ghlaine no sannt uiread 's air ainmeachadh 'n 'ur measg*, *mar is cubhaidh do naoimh*, ach gu 'm biodh aoibhneasan spioradail an àite ana-miannan na feòla, fialaidheachd an àite sannt, gràdh an àite fuath, ùrnuigh an àite feirg, na subhailcean uile an àite gach do-bheart.

Tha Dia ag iarraidh ar naomhachd air a' h-uile cor. Feumaidh e bhi. Dé chrioch no bhrìgh a tha aig a' chruthachadh mur e spioradan? Agus dé chrioch a tha aig spioradan mur a h-e naomhachd? A bheil nì cho luachmhor ris a so an sealladh Dhé—eadhon ar naomhachd? Na feumadh e bhi, a chum aon anam iompachadh, gu 'n rachadh mìle grian a chur as chuireadh e as iad; gu 'm biodh laghan nàduir air an atharrachadh, thachradh sin. Sgriosadh e mar a chruthaich e

a chum gu 'n cruthaicheadh e ann an Iosa Criosd anamaibh a chum deagh oibribh.

Tha Dia ag iarraidh ar naomhachd air chosg ar sonas aimsireil. Cha 'n 'eil fulangas 'n a nì naomh ann fhéin, ach tha leithid a ghné 'n ar nàdur truaillidh, agus ged nach 'eil cumhachd naomhachaidh ann an àmhghair innte fhéin gu bheil i 'n a meadhon éifeachdach air naomhachadh. Air an aobhar sin tha eadhon Dia, ged is e breitheanas obair choimheach, agus ged nach claoidh e d'a dheòin, ni mò chràidheas e clann nan daoine, 'g ar smachdachadh a chionn gur h-àill leis ar naomhachadh, agus a chionn gu 'n toir e uaith toradh sìochail na fìreantachd do 'n dream a tha air an cleachdadh ris.

Ma 's maith leinn fios a bhi againn mar a tha toil Dhé a thaobh ar naomhachaidh cho daingeann, neo-ghluasadach, coimhlionta, biodh fhios againn gur ann a chum gu 'm biodh sinn air ar deanamh naomh a sgeadaich Iosa Criosd e féin 'n ar feòil bhàsmhor, agus a dh'fhalamhaich e gu mhàs an copan searbh a bha air a ghleidheadh air son bilean a' pheacaich ; agus biodh fhios againn mar an ceudna air brìgh agus air luach briathran an Abstoil, Pòl : *Is i so toil Dhé, eadhon 'ur naomhachadh-sa.*

"Ach," their neach-eigin, "nach d'thuirt thu gur i toil àrd agus dhaingeann Dhé ar sonas." Thuirt, ar sonas fo riaghladh ar naomhachadh agus tre ar naomhachadh—cha 'n ann air sheòl eile. A bheil thu aineolach air a so, nach 'eil ann an naomhachadh ach ainm eile air sonas? Gun amharus ghràdhaich Dia sinn roimh dha ar naomhachadh. Gun amharus ghràdhaich e sinn mar a bha sinn. Ach buinidh e do *mhaitheanas* nach 'eil fìreantachd no airidheachd air iarraidh air an neach a tha faotainn maitheanais. Gidheadh, cha 'n 'eil ann am maitheanas, ged a tha e tighinn a lionadh falamhachd neo-chriochnach, ach ceud thòiseachadh, ceud shreath na slàinte. Cha 'n 'eil slàinte air a deanamh coimhlionta ach ann an naomhachadh; oir cionnus a gheibhear no a smuainichear air slàinte ach ann an aonadh a' chridhe agus na toile ris an Dia naomh? Agus do bhrìgh nach urrainn dhuinn a bhi air ar teàrnadh gu h-iomlan—dha-rìreadh sona—a dh' easbhuidh naomhachd (ni as eugmhais nach fhaic neach air bith an Tighearna) is maith a dh'fhaodar am facal *naomhachadh* a chur an àite an fhacail *slàinte*—nì leis a bheil e air a dheanamh coimhlionta, agus mar an ceudna am facal *sonas*—nì leis a bheil e air a dheanamh 'n a sheilbh. Mar sin ann a bhi

gabhail beachd air naomhachd mar iomlanachd gràis teàrnaidh faodar a radh gur e ar naomhachadh an nì sin a cheannaich Criosd air a' Chrann—an nì a phàigh e le fhuil.

Vinet, *Méditations Évangéliques.*

# CLAIDHEAMH IOSA CRIOSD

*Cha 'n ann a chur sithe a thainig mi,*
*ach a chur claidheamh.*

*Cha'n e sith ach claidheamh*—mo Thighearna, is cruaidh an ràdh e. Teagaisg dhomh a chreidsinn, agus géilleadh do 'n deuchainn, geur is goirt 's mar a tha e.

Eadar mi agus mo shaoghal, faodaidh claidheamh Chriosd gearradh le fhaobhar gheur. Tha e 'g am sgaradh o sheana chleachdaidhean, o sheana ghniomhachas, o sheana shòlasan, o sheana dhàimhean. Tha e 'g am sgaradh o 'n t-seana chompanachas anns am b'àbhais dhomh bhi gluasad. "Cha 'n e sud do dhachaidh na 's fhaide" tha e ag radh. Agus tha mi dol a mach as na criochan anns an robh mi eòlach gu àiteachan nach do shiubhail mi roimhe.

Eadar mi agus na 's fhaisge agus na 's gràdhaiche dhomh, faodaidh claidheamh Chriosd gearradh gun athadh gun truas. Faodaidh nach 'eil spéis aig luchd-gràidh mo thighe fhéin do m' Fhear-saoraidh agus mo Thighearna. Is dòcha

nach 'eil iad a' faicinn maise ann gu 'n iarradh iad e. Mar sin tha mise agus iadsan air ar sgaradh o chéile a thaobh nan nithean as doimhne agus as àirde, tonnan dealachaidh a' ruith eadarainn. Agus cò as urrainn cainnt a chur air cho brònach 's a tha sinn?

Eadar mi agus mi fhìn, tha e cinnteach gu 'n gearr claidheamh Chriosd le faobhar nach caomhainn. Am mi-fhìn, an t-anam, an fhéin, a b'àbhais a bhi cho faoin, cho muinghineach, cho uailleil—feumaidh e bhi air a mharbhadh a muigh 's a mach. Feumaidh crioch a thighinn air làithean a sprachd, a spadaireachd, a chuid uachdranachd. Gus an urrainn mi radh, "Cha mhise tha beò ach Esan—m' Fhàidh, mo Shagart, mo Rìgh—tha beò annam." Nach ann an sin a bhios an t-atharrachadh!

Tha buille a' chlaidheamh sin goirt. Ach bha 'n fhìrinn aig a' mharturach o shean: "Mar is fhaisge an claidheamh 's ann is fhaisge Néamh"—Néamh an diugh air an talamh cho cinnteach ris a' Néamh a gheibh sinn fa-dheòigh shuas. Air dhomh bhi air mo bhualadh le claidheamh Iosa cha 'n 'eil mi air mo sgrios ach air mo chrùnadh.

Smellie.

# IRIOSLACHD

Is e IRIOSLACHD maise agus seud na diadhachd—ni leis a bheil i air h-aithneachadh o uile ghliocas an t-saoghail—ni nach robh air a theagasg le daoine glic nan cinneach, ach a bha air tùs air a chur mar oilean agus air a dheanamh 'n a phàirt de dhiadhachd le ar Tighearna, Iosa Criosd, a chuir an céill d'a dheisciobuil nach robh ni eile anns an robh esan gu bhi air a leantuinn leò ann an ni cho sonraichte ris an dà phiuthair so, macantachd agus irioslachd. "Foghlumaibh uam, oir tha mise macanta agus iriosal ann an cridhe: agus gheibh sibh fois do 'ur n-anamaibh." Cha 'n 'eil anns gach nì a thà sinn is a tha againn—ar cuirp agus ar n-anamaibh; ar gniomharan agus ar fulangasaibh; ar cor aig an tigh agus na tha tachairt ruinn air falbh o'n dachaidh; lionmhorachd ar peacaidhean agus gainnead ar subhailcean; ach a liughad argumaid a chum toirt air ar n-anamaibh laighe iosal ann an gleanntan domhain na h-irioslachd.

Tha gràs na h-irioslachd air a neartachadh le cleachdaidhean mar so:

1. Aidich do pheacaidhean gu tric do Dhia; agus smaoinich air meud an uilc sin a tha thu cur as do leith fhéin, agus dhe bheil thu ciontach.

2. Cuimhnich gu bheil sinn gu tric a' sealltuinn sios air muinntir eile air bheag aobhar. Ma tha duine air a mheas mòr tha sinn an dùil gu bheil sinn 'g a dheanamh beag gu leòr ma theid againn air aon pheacadh no aimideachd no anmhuinneachd a chur as a leith. Air an aobhar sin biomaid onorach ruinn féin is sinn cho cruaidh air daoine eile; agus thugamaid fainear ge b'e maith as an toir daoine eile creideas dhuinn gur urrainn dhuinn fhìn na ceudan de nithean faoin agus neò-airidh agus gràineil innse mu ar deidhiun fhìn; agus mhilleadh aon sam bith dhiubh sin cliù neach anns an t-saoghal agus fios a bhi air. Nach cum sin sinn o smuaintean tuilleadh is àird a bhi againn oirnn fhìn.

3. Tha sinn a' gabhail beachd air daoine eile a réir 's mar a tha iad caoimhneil no mi-chaoimhneil ruinn fhìn. Ma tha neach caoimhneil fialaidh rium tha e glic agus uasal—cha mhò a choire na fuinne agus tha a shubhailcean mar na beanntan. Ma tha e mi-chaoimhneil, 's e tha

ann duine sanntach anns a bheil droch nàdur—ùmaidh mosach aineolach. Cha 'n 'eil so ceart a thaobh muinntir eile, ach is maith an t-inneal e ma thionndaidheas sinn am faobhar aige oirnn fhìn.

4. Dean cuimhne mar tha là is là tighinn air aon de do pheacaidhean as gràineile—as nàr—agus is iongantach mar a cum sin ris an talamh thu.

5. Iarr an gràs so gu tric air do ghlùinean leis an uile-irioslachd 'n a do mhiann, agus irioslaich thu féin gu tric am fianuis Dhé.

6. Na iarr greadhnachas no inbhe àrd—na meall thu féin leis an smuain gur ann a ghabhadh tu sin mar chothrom air am barrachd maith a dheanamh. Ged a dh'fhaodadh gu'm biodh e chum maith chàich cha bhiodh e idir a chum do mhaith fhéin. Oir faodaidh na nithean a bhiodh a chum maith dhaibhsan a bhi 'n am meadhon buairidh dhuitse chum uaill is fearas-mhòr. Tha e cinnteach gu bheil Dia air a ghlòrachadh cho mòr le eisimpleir d' irioslachd ann an inbhe iosal 's a bhiodh e le d'fhialaidheachd ann an inbhe àrd agus chunnartach. Mar sin bi riaraichte le do staid.

7. Feuch nach dean thu uaill as d'irioslachd. Tha Dia gu tric a' falach gràsan an Spioraid air a naoimh, a' cur sgàil orra bho an sùilean fhéin a

chum gu'm bi gràs na h-irioslachd air a dhion. Tha uaill spioradail ro-chunnartach—cha 'n e mhàin gu bheil e milleadh nan gràsan leis a bheil sinn a' faotainn dlùth air Dia, ach tha e gu tric a' goid a steach air spiorad nan naoimh. Tha e gu tric cho duilich do dhuine naomh a bhi iriosal—do neach a tha h-uile duine a' meas mar naomh eagal a bhi air fhéin nach 'eil ann ach diabhul—is a tha e do phrionnsa e fhéin a chur fo smachd mar a' neach as isle dhe sheirbhisich.

8. Gabh beachd gu tric air toraidhean na h-uaill air an darna làimh agus toraidhean na h-irioslachd air a' làimh eile. Tha uaill mar ghaiseadh a sgriosas maise nam blàthan as àillidh—a' mhilleas òirdhearcas gach tiodhlac agus gràs eile, ach tha irioslachd 'g an crùnadh gu léir. Tha uaill a' cumail air ais freagradh na h-ùrnuigh, ach theid irioslachd troimh na neòil agus cha thill i gus an éisd an Ti as Airde. Rinn uaill *Lucifer* 'n a dhiabhul, ach dh' àrdaich irioslachd mac Dhé os cionn gach ainm, agus chuir i e gu siorruidh aig deas-làimh an Athar. Gabhaidh an duine iriosal ri smachdachadh, oir is e a thilgeas a' cheud chlach air fhéin.

9. Gabh beachd air na rinn an Slanuighear beannaichte chum an gràs so a theagasg is a

nochdadh do dhaoine. Bha a bheatha anns an t-saoghal 'n a h-eisimpleir air irioslachd. Thainig e nuas á uchd an Athar is ghabh e air fhéin cruth seirbhisich. Rinn e e fhéin bochd agus thainig e steach fo thruaighean na beatha so, is dh' fhuiling e bàs nàr a' Chrainn-cheusaidh. Dh'fhàg e eisimpleir againn a chum gu'n leanadh sinn a cheuman anns an tomhais anns a bheil sin comasach dhuinn.

JEREMY TAYLOR.

# IRIOSLACHD

Ma 's maith le anam a bhi diadhaidh feumaidh e bhi iriosal; oir is e irioslachd beatha agus cridhe na diadhachd—bunait agus neart gach subhailc agus deagh obair—an dion as cumhachdaiche air aignidhean naomha.

Cha 'n urrainn anam a bhi ann an staid cheart as aonais a' ghràis so—cha 'n 'eil maith a bhi smaoineachadh ri beatha dhiadhaidh as aonais irioslachd. Bu cho maith dùil a bhi againn gu faiceadh sinn gun sùilean, no gu 'm biodh sinn beò gun anail, agus a bhi smaoineachadh gur urrainn dhuinn spiorad na diadhachd a bhi againn a dh' easbhuidh spiorad na h-irioslachd.

Cha 'n 'eil sluagh ann aig a bheil barrachd aobhair a bhi air am faiceall bho uaill na mhuinntir a rinn tomhais de adhartas ann am beatha nan gràs; oir cinnidh uaill air ar gràsan a cheart cho cinnteach is a chinneas e air ar dubhailcean, agus goididh e steach oirnn aig gach

àm — amannan aoraidh is déirce — amannan trasgaidh agus irioslachaidh.

Cha 'n e irioslachd beachd a bhi agad ort fhéin na's miosa na tha thu toilltean; no a bhi 'g a do chur fhéin na's ìsle na tha thu dha-rìreadh. Mar a tha gach subhailc air a togail air firinn, mar sin tha irioslachd a' ciallachadh mothachadh firinneach agus ceart a bhi againn air ar n-anmhuinneachd, ar truaighe, ar peacadh. Tha esan aig a bheil na fairichidhean so gu cothromach agus a tha beò le mothachadh air fhìor chor—tha esan beò ann an irioslachd.

Is iongantach ma tha daoine air an t-saoghal leis nach b' àill bàsachadh na gu 'm biodh an gòraich dhiamhair, faoineas an inntinn, an ceilg, an ana-miannan, am fuath, am farmad, air an toirt am follais do 'n t-saoghal. Agus cionnus is urrainn uaill a bhi air altrum ann an cridhe a tha mothachail air a leithid sin a chliù? Am bi creutar a leaghadh as le nàire, agus fhìor chliù air a chur ann an solus na gréine, a' deanamh uaill as fhéin agus cliù agus eachdraidh anam am fianuis Dhé agus ainglean agus a choguis fhéin?

Ged a bhiodh duine cho neo-chiontach ris an uan cha bhiodh aobhar uaill aige, oir cha bhiodh nì aige ach na fhuair e o Dhia. Ach an uair a tha

creutar a tha 'n a pheacach, agus e fo dhiùmbadh ard-Riaghladair an t-saoghail, agus gun e airidh air nì ach pian is peanas, a' deanamh uaill á nì sam bith a thà no a nì e, cha 'n urrainnear a ràdh ach gu bheil e deanamh uaill 'n a nàire.

An do rinneadh ar peacaidhean cho gràineil agus cho fuathach dhà-san a chruthaich sinn agus nach b'urrainn e gabhail ri ar n-urnuighean no ar leigeil a steach gu aithreachas gus an do rinn Mac Dhé e fhéin 'n a dhuine, agus 'n a Fhear-tagraidh a dh' fhuiling air son a chinne-daonna? Agus an gabh sinn oirnn fhein tlachd a ghabhail 'n ar n-airidheachd is gun sinn airidh eadhon air maitheanas iarraidh a dh'easbhuidh eadar-mheadhonarachd agus eadar-ghuidhe mhic Dhé?

Uime sin iarr gràs na h-irioslachd le uile dhùrachd—iarr e air do ghlùinean, agus na sguir a bhi 'g a iarraidh uile làithean do bheatha. Cuimhnich cha leòr dhuit fuath a bhi agad air uaill agus meas air irioslachd ann an daoine eile. Cha 'n 'eil fhios nach e am fear as làine de uaill as mi-fhoighidnich rì uaill ann an duine eile, agus gur e am fear as lugha aig a bheil de irioslachd as measaile air irioslachd ann an duine eile.

Air cho mòr 's ge bheil do ghràdh do irioslachd, cha 'n 'eil e gu buaidh no éifeachd sam bith ach

anns an tomhais anns a bheil do smuaintean, agus do bhriathran, agus do ghniomharran fhéin fo a riaghladh. Faodaidh fuath a bhi agad do uaill, ach cha 'n 'eil maith sam bith an sin ach anns an tomhais anns a bheil thu 'g a fhuathachadh 'n a do chridhe agus 'n a do bheatha fhéin.

Uilleam Law.

# LÀTHAIREACHD AN TIGHEARNA

Cha 'n e teagasg annasach a tha ann an cluasan dhaoine a fhuair oilean diadhaidh gu bheil Dia a làthair anns a' h-uile h-àite—gu leur dha gach gniomh, gu 'n cluinn e gach facal, gur aithne dha gach smuain. "Am faod neach air bith e féin fhalach ann an ionadaibh diomhair, air chor 's nach faic mise e? deir an Tighearna. Nach 'eil mise a' lionadh nan neamhan agus na talmhainn? deir an Tighearna" (Ier. xxiii. 24). "Agus cha 'n 'eil creutar sam bith nach 'eil follaiseach 'n a làthair-san: ach tha na h-uile nithean lomnochd, agus fosgailte do shùilean an Ti d'am feum sinn cunntas a thoirt" (Eabh. iv. 13).

Tha Dia a làthair anns gach àite air iomadh dòigh: Tha e làthair le chumhachd. Tha e riaghladh cùrsa nan saoghal le a làimh—a' seòladh gach creutar le shùil—a' beathachadh gach creutar beò le ullachadh a làimhe. Tha e cur Cumhachdan Ifrinn air chrith le a uamhas—a' ceangal

nan deamhan le fhacal, is 'g an tilgeadh a mach le àithne. Tha e cur aingeal air theachdaireachd le rùintean. Anns na néamhan; air an talamh; ann an doimhneachdan a' chuain; ann an criochan Ifrinn; tha e làthair le chumhachd.

Tha e làthair 'n a ghràs anns na h-ionadan naomha—ann an co-chruinneachadh a shluaigh, anns an teampull, seadh agus ann an uamhachan na talmhainn, is iad 'g am falach air fear na fòirneart. Theid Dia a mach as a shlighe a choinneachadh ri naoimh an uair a tha iad air an cur a mach as an riaghailt àbhaisich le éigin.

Tha e gu sonruichte a làthair ann an cridheachan a shluaigh le a Spiorad Naomh. Tha dha-rìreadh na cridheachan sin 'n an teampuill, agus 'n an samhla agus 'n an sgàil air Néimh fhéin. Oir tha Dia a' rìoghachadh ann an cridheachan a sheirbhiseach—an sin tha a rìoghachd. Chuir cumhachd a ghràis a nàimhdean uile fo smachd—an sin tha a chumhachd. Tha iad a' deanamh seirbhis dha a là agus a dh' oidhche, agus a' toirt dhà taing agus moladh—is e sin a ghlòir. Is e so diadhachd agus aoradh Dhé anns an teampull. Is e an teampull cridhe an duine; is e Criosd an t-Ard-shagart—neach a tha cur suas as a sin tùis na h-ùrnuigh, agus 'g a h-aonadh ri

eadar-ghuidhe fhéin, agus 'g an cur le chéile an làthair an Athar. Tha an Spiorad Naomh cuideachd, le chòmhnuidh anns a' chridhe, 'g a choisrigeadh gu bhi 'n a theampull do Dhia.

Tha Dia gu sonruichte a làthair ann an coguisean dhaoine—maith is dona—a' togail fianuis agus a' toirt breth. Tha e ann an sin a' cur gach ni air chuimhne. Cha teid gniomh no smuain air dichuimhne is Dia anns a' choguis. Air an là mhòr bidh e air a dheanamh soilleir gu 'n robh a shùilsan air gach smuain, agus gu 'n toir e gach smuain is rùn is gniomh gu breitheanas.

A nis tha buaidh air leth aig an fhìrinn so ann am beatha a' chriosduidh. Ma tha neach a' cumail ann an cuimhne gu bheil Dia 'n a fhianuis agus 'n a bhreitheamh — a shùil air gach nì diomhair maille ri an-diadhachd—tha an duine sin a' cur aghaidh phràis air fhéin mur a bheil e a' cumail rian air fhéin an uair a tha e air a bhuaireadh gu peacadh. Tha a' neach sin a' deanamh tàir mòr air Dia an uair a chuireas e balachan air falbh 's e dol a chur an gniomh neòghlaine, agus gidheadh a ghabhas air a dheanamh is fhios aige gu bheil Dia a làthair, agus nach urrainnear Esan a chur air falbh—mar gu 'm biodh sùil a' bhalachain na 's uamhasaiche na

sùil uile-léirsinneach Dhé. Bi cinnteach an uair a tha thu 'n a làthair-san gu 'n giùlan thu thu féin mar is cubhaidh do Làthaireachd cho naomh.

Tha e cinnteach ma bheir daoine an còmhnuidh fainear, agus gu 'n gabh iad gu cridhe, gur e Dia sùil mhòr an t-saoghail, an còmhnuidh ag amharc air ar n-uile ghniomharan, agus cluas a tha an còmhnuidh fosgailte a chluinntinn ar n-uile bhriathran, agus gàirdean nach fhàs sgìth an còmhnuidh air a togail a chum léir-sgrios a thoirt air a' pheacach—tha e cinnteach nach 'eil dòigh eile a tha cho cumhachdach air clann nan daoine a chumail bho pheacadh, agus air daoine a thoirt am fagus air staid nan naomh air Néimh—muinntir nach urrainn peacadh a dheanamh, oir tha iad an còmhnuidh a' gluasad ann an làthair Dhé agus ag amharc air aghaidh-san.

A chum so uile thoirt fainear tha riaghailtean mar so feumail:

1. Cnuasaich gu tric air an smuain so: gu bheil Dia uile-làthaireach, agus abair mar a thuirt Daibhidh!

> " Cia 'n t-àit air bith am faod mi dol,
> O d' spiorad glic, a Dhé?
> O d' ghnùis ta uile-leursainneach,
> Cia 'n taobh a theicheas mi." (SALM. cxxxix. 7.)

Ma bhios an smuain so tric aig neach cumaidh i e fo bhuaidh naomhachd agus eagal Dhé.

2. Ann a bhi dol an ceann dleasdanas tòisich le bhi cromadh ann an aoradh sòluimte do Dhia —'g a do chur fhéin ann an làthair Dhé—ag amharc air le sùil a' chreidimh, agus a' suidheachadh do mhiann air-san mar aon chuspair an aoraidh—aon aobhar do dhòchais agus tobair do bheannachdan.

3. Feuch gu faic thu anns a' h-uile ni làthaireachd agus oirdhearcas agus cumhachd Dhé, agus biodh do chomhluadair ri chreutaran de 'n t-seòrsa a threòraicheas tu chum a' chruithfhear. Anns a' ghréin faodaidh tu maise Dhé fhaicinn. Anns an téine faodaidh tu a bhlàths fhaireachdainn. Anns an uisge faic a chaomhalachd chum d' ùrachadh. Anns an driùchd chì thu e ag uisgeachadh na talmhainn chum fàs a thoirt air do shiol gus aran a thoirt dhuit. Mar sin cleachd dhuit fhéin a bhi faicinn cumhachd agus glòir agus tròcair Dhé ann an uile oibribh a chruthachaidh.

4. Anns an uaigneas biodh comhluadair, còmhradh, gu tric eadar d' anam agus Dia. "Seachd uairean 's an là molam thu; agus am fairibh na h-oidhche do smuainich mi ort 's mi gun chadal." B' ann mar sin a bha Daibhidh. Gach gearain

agus buidheachas; gach bròn agus aoibhneas; gach guidhe agus tionndadh cridhe gu Dia anns a' chomhluadair sin—dé tha sin ach a' dol gu Dia, agus a bhi 'g a do thaisbeanadh fhéin 'n a làthair? Is e sin mar a thuirt neach eile a bhi togail teampull do Dhia 'n ar cridheachan.

5. Taisbean do Dhia gniomharan gràidh agus eagail. Oir mar a tha Dia a làthair anns gach àite le chumhachd tha e 'g ar gairm gu urram agus eagal. Mar a tha e làthair ri aghaidh d' fheuman uile tha e airidh air do ghràdh. Mar a tha sinn an comain Dhé air son gach maith agus gach sochair a tha 'n ar beatha tha e iomchuidh gu 'n aidicheadh sinn a mhaitheas—gu 'n tugadh sinn ùmhlachd dhà a chionn gur toigh leinn e. B' ann mar so a "ghluais Enoch maille ri Dia."

6. Cumamaid air chuimhne gu bheil Dia annainn agus sinne ann an Dia. Is sinn obair a làmh —na milleamaid e. Tha sinn 'n a làthair—na truailleamaid e le gniomh neò-ghlan is mi-naomh.

7. Tha Dia ann an innigh do bhràthar—fuasgail air 'n a fheum. An sin tha thu toirt do dhéirc am fianuis Dhé agus do Dhia, agus tha mothachadh aige-san air an ùrachadh a tha thu toirt do do bhràthair.

8. Tha Dia anns a' h-uile h-àite: Abair air an

aobhar sin gur eaglais a tha annta, agus cleachd thu féin mar bu chòir dhuit a dheanamh 's an eaglais—ach leis an eadar-dhealachadh so: Anns an eaglais feumaidh do chleachdadh corporra a bhi iomchuidh air tigh Dhé, ach an so biodh do spiorad agus do ghniomharran fo smachd na diadhachd an làthair Dhé—a chum nach bi aig Dia ri gearain oirnn mar a rinn e air a shluagh a roimhe: "Chuir mo ghràdh grainnealachdan an gniomh ann am thigh-sa."

9. Tha Dia anns gach creutar. Na bi an-iochdmhor ri aon dhiubh. Cuimhnich nach 'eil anns na creutaran, mar tha fior a thaobh buill do chuirp, ach cuid dhe na seòmaran as lugha anns a bheil Dia a chòmhnuidh. Bheannaich Esan iad le làthaireachd, agus naomhaich e iad 's e air beantainn riu, agus chuir e air leith iad bho fheum mhi-naomh air dha an deanamh 'n am pàirt de ionad-còmhnuidh.

10. Tha fear a' gluasad ann an làthair Dhé an uair a tha e gu tric a' comhluadair ris ann an ùrnuigh—a' dol dh' a ionnsuidh le uile thrioblaidean—a' dol a dh' iarraidh comhairle air uair sam bith a tha e ann an teagamh—a' sgaoileadh uile fheuman air a bheulaobh—a' gul os cionn a pheacaidhean am fianuis Dhé — ag iarraidh

cobhair 's e ann an anmhuinneachd—a' fear sin air a bheil eagal Dhé, mar Bhreithimh, a' tha toirt urram dha mar Thighearna, a tha toirt ùmhlachd dha mar Athair, a tha toirt gràdh dha mar Dhia gràsmhor.

JEREMY TAYLOR.

# DLÙTH DO DHIA

"*Dlùthaichibh ri Dia,*
*Agus dlùthaichidh e ribh.*"

Co tha air an gairm gu teachd dlùth do Dhia?

Anns a' cheud àite; tha peacaich air an gairm—peacaich chiontach, peacaich thruagh, a tha fad as o Dhia—Oh! an gràs neo-chriochnach—air an gairm gu dùrachdach le Dia fhéin gu teachd dlùth dha agus a bhi sona gu bràth. "Glanaibh 'ur làmhan a pheacachaibh," tha e ag radh, "agus glanaibh 'ur cridhe sibhse aig a bheil an inntinn dhùbailte." Agus a rìs: "Oir tha an gealladh dhuibhse, agus do 'ur clainn, agus do na h-uile tha fada o làimh, eadhon a mheud is a ghairmeas an Tighearna ar Dia." Agus cò a tha e a' gairm? Gabh fhacal fhéin air: "Oir cha d'thainig mise a ghairm nam fìreanach, ach nam peacach chum aithreachais."

Anns an darna h-àite: tha criosduidhean seachranach agus creidmhich tha cùl-sleamhnachadh

air an gairm gu teachd dlùth do Dhia. Gheibh sinn Criosd fhéin mar sin a' gairm muinntir a thuit o'n ceud ghràdh. "Gabh aithreachas," tha e ag radh, "agus dean na ceud oibre." Is e sin: irioslaichibh sibh féin am fianuis an Tighearna fo mhothachadh air 'ur cionta agus 'ur gòraich agus tarruingibh dlùth dha le anam aithreachail brùite, dìreach mar a thainig thu dlùth dha an toiseach ann an là an iompachaidh. Tha a' ghairm ghràsmhor so a' filleadh a steach a' gheallaidh a tha air a chur am briathran soilleir an àite eile, gu 'm bi iad air an gabhail a steach a rìs anns an fhaguisgeachd bheannaichte agus anns a' cho-chomunn ri Dia a chaill iad le dhol air seacharan uaithe.

Tha eagal ort gu 'n cuir esan cùl riutsa. Is e sin a thoill thu. Ach Oh! is beag a tha dh' fhios agad air meud a chaomhalachd agus a thruais. An àite do thoirt thairis is ann a tha e 'ga do ghairm le dùrachd mhòr thu tilleadh d' a ionnsuidh a rìs: "Pillibh," tha e 'g radh, "O chlann chùl-sleamhnach; leighisidh mise 'ur cùl-sleamhnachadh." O nach saoibhir—nach cud-thromach—an gealladh so. Maithidh mi gu saor uile chionta 'ur cul-sleamhnachaidh. Dòirtidh mi ioc-shlaint leighis anns na lotan sin a rinn 'ur

cùl-sleamhnachadh 'n 'ur coguisean. Aisigidh mi an t-sìth dhuibh, agus aoibhneas na slàinte sin a chaill sibh le 'ur cùl-sleamhnachadh. Mar so tha Dia a' gairm d' a ionnsuidh clann chùl-sleamhnach.

Anns an treas àite: mar a tha peacaich neo-iompaichte, agus criosduidhean cùl-sleamhnach air an gairm, tha mar an ceudna a' h-uile seòrsa dhaoine air an gairm—daoine dhe gach inbhe, agus cliù, agus aois. Pheacaich na h-uile agus thréig iad an Tighearna, agus a chionn sin bidh iad air an sgrios gu siorruidh, cho cinnteach 's a tha Dia beò, mur dean iad aithreachas. Air an aobhar sin tha iad uile air an gairm gu aithreachas, agus gu teachd dlùth do Dhia tre chreidimh ann an Iosa Criosd. Tha a' ghairm thròcaireach so ris *na h-uile*, a' ruighinn cho fada 's a tha fuam soisgeul glòrmhor Chriosd air a chluinntinn. Uime sin tha e soilleir ma theid aon againn a dhìth nach ann a chion tròcair ann an Dia, no chion airidheachd ann an Criosd, no chion tairgse iomlan, shaor, ghràsmhor, do gach anam a chluinneas an soisgeul—tairgse araon de thròcair Dhé, agus de airidheachd Chriosd—ach a chionn tre ar toil fhéin gu 'n do rinn sinn tàir ro-chiontach air tròcair Dhé, agus air Slànuighear saoghal caillte.

# Dlùth Do Dhia

C'uin no c'àite an tarruing sinn dlùth ri Dia? Air mhodh sonruichte tha an Tighearna a' coinneachadh ri shluagh ann an òrduighean follaiseach an Ionaid Naoimh. "Anns gach àite 'san toir mise fainear gu'n cuimhnichear m' ainm thig mi a t'ionnsuidh, agus beannaichidh mi thu." O! Dhé mhòir, an tig thusa do na h-àiteachan sin uile gus ar beannachadh, agus nach tig sinne a t'ionnsuidh-sa gus a faigh sinn do bheannachd? Na 'm biodh e air àithne dhuinn a dhol troimh thuiltean agus troimh lasraichean a dh' iarraidh do bheannachd—siubhal gu criochan na talmhainn a dh' iarraidh do bheannachd—rannsachadh fada agus piantail a dheanamh air a' chruthachadh gu léir a dh' iarraidh do bheannachd—nach bu mhaith a b' fhiach e an t-saothair ged a dheanadh sinn sin agus a mhìle uibhir na 'm b' e 's gu faigheadh sinn do bheannachd. Is e do bheannachd beatha shiorruidh—ar n-uile shonas—siorruidheachd de shonas. Is e do bheannachd Néamh fhéin—crùn glòir shiorruidh agus rìoghachd nach fhaodar a ghluasad. Ach beannaichte gu 'n robh ainm ar Dé cha ruig sinn a leas sinn fhìn a phianadh le peanas, no sinn fhìn a sgìtheachadh le turusan naomha a chum do bheannachd fhaotainn. Tha e faisg air làimh—tha e aig ar

dorus—tha e eadhon far a bheil sinn—gheall e dhuinn e air an làraich. "Oir ge b' e àite sam bheil dithis no triùir air an cruinneachadh an ceann a chéile ann am ainm-sa tha mise an sin 'n am meadhon." O! Dhé bheannaichte cò leis nach b' àill a bhi far a bheil thusa? Ma tha thusa deònachadh do làthaireachd na leigeadh Dia gu 'n diùlt sinne bhi làthair an sin.

Tha neach air mhodh sonruichte teachd dlùth do Dhia an uair na h-àmhghair. Bu chòir gu 'm biodh amannan trioblaid 'n an amannan ùrnuigh. "A bheil neach sam bith fo thrioblaid 'n 'ur measg? Deanadh e ùrnuigh." Tha sinn cinnteach gur e so aon chrioch mhòr a tha aig Dia anns an t-sealladh ann a bhi fiosrachadh a shluaigh le amannan trioblaid: "An àm na h-àmhghair iarraidh iad mi gu moch." Cha bheag a' chomhfhurtachd ann an àm trioblaid caraide gràdhach, dìleas, co-fhaireachail, a bhi aig neach dh' an urrainn e eallach a chridhe a nochdadh; ach tha e deich mìle uair na 's fhearr Dia a tha uile-ghlic agus truasail a bhi againn gu dhol thige le ar trioblaid—neach a tha comasach le aon fhacal comhfhurtachd ar cridheachan trom a thogail agus toirt orra gàirdeachas a dheanamh eadhon am meadhon nan àmhghairean as cruaidhe.

# Dlùth Do Dhia

Ciamar is urrainn do pheacach teachd dlùth do Dhia? Is e an fhìor rathad agus an aon rathad air an urrainn peacach bochd ciontach teachd dlùth do Dhia, a tha gu neo-chriochnach naomh, tre 'n Tighearna, Iosa Criosd. "Is mise an t-slighe, an fhìrinn, agus a' bheatha" tha e fhéin ag radh, "cha tig aon neach a chum an Athar ach tromham-sa." Is i so an t-slighe nuadh agus bheò. Is i an aon slighe—an t-slighe chosgail choisrigte so—an t-slighe dhiomhair mhiorbhuil-each so—eadhon tre fhuil na réite, agus tre bhàs uile-airidh Mac siorruidh Dhé 'n ar nàdur.

Am bu mhaith leinn uime sin a bhi air ar deanamh réidh ris an Dia tha beannaichte gu siorruidh—a bhi teachd dlùth dha o àm gu àm—a bhi air ar gabhail a steach 'n a làthaireachd ghràsmhor anns an t-saoghal so, agus 'n a làthair-eachd ghlòrmhor 's an t-saoghal ri teachd?

An sin, feumaidh sinn creidsinn anns an Tighearna Iosa Criosd—feumaidh sinn gabhail ris gu cridheil 'n a uile oifigean, agus ar n-earbsa chur gu h-iomlan 'n a fhuil na réite agus 'n a eadar-ghuidhe éifeachdach, air son maitheanas, saorsa, agus glòir shiorruidh. Agus mar sin, air ar sgeadachadh ann an trusgan cùbhraidh gun smal ar brathar as sine—fìreantachd Immanueil—

thig sinn dlùth gach là do 'n Dia bheannaichte, do ar Dia cùmhnant, do ar n-Athair ann an Criosd, agus cha'n àicheadh e a bheannachd oirnn.

TEARLACH CALDAIR

[*a bha 's an Tòiseachd.*]

# FIOR DHIADHACHD

Tha e soilleir gur e cleachdadh diadhaidh, no beatha naomh, an comharr as àirde air fìor ghràs, gu h-àraidh ann an sùilean dhaoine. Chuir Criosd—an tì aig an fhearr fios air riaghailt a thoirt dhuinn air mar a bheir sinn breith air daoine—an céill gur ann air an toradh a dh'aithnicheas sinn iad. Cha d'thuirt Criosd a riamh gur ann air duilleach no air barr-guc a dh'aithnichear craobh; no gur ann air an còmhradh a dh'aithnichear daoine, no air an deagh sgeula a ni iad air am féin-fhiosrachadh, no air an dòigh anns an labhair iad, no air an drùghadh a bhios air an cainnt, no air a' mhòran a bhios aca ri radh, no air na deòir agus am blàths a bhios le am briathran, no air an tarruing a dh'fhaodas a bhi air 'ur cridhe dh'an ionnsuidh, ach *air an toradh aithnichidh sibh iad, aithnichear gach craobh air a toradh.* Agus mar is e so an dearbhadh a tha Criosd ag iarraidh oirnn a lorg ann an daoine eile chum breith a thoirt orra, is e so mar an ceudna an dearbhadh a tha e ag iarraidh oirnn a nochdadh

do dhaoine eile chum gu 'n toir iad breith oirnne. "*Gu 'm bu h-ann mar sin a dhealraicheas 'ur solus an lathair dhaoine, chum gu faic iad 'ur deagh oibre, agus gu 'n toir iad glòir do 'ur n-Athair a tha air Néimh.*" Ann an so tha Criosd ag iarraidh oirnn ar diadhachd a nochdadh do mhuinntir eile. Is e a tha ann an gràs, mar gu 'm b' eadh, solus a tha soillseachadh anns an anam. Tha Criosd ag iarraidh, cha 'n e mhàin gu 'n deàlraich e 's an taobh a stigh, ach gu 'n deàlraich e fa chomhair dhaoine chum gu faic iad e. Ach ciamar is urrainn so a bhi? Is ann le 'ur deagh oibre. Cha 'n 'eil Criosd ag radh: Air do mhuinntir eile iomradh a chluinntinn air 'ur deagh oibre, 'ur deagh sgeula, 'ur briathran drùighteach, ach *gu faic iad 'ur deagh oibre agus gu 'n toir iad glòir do 'ur n-Athair a tha air Néimh.*" Gun teagamh, an uair a tha Criosd a' toirt dhuinn riaghailt a chum gu 'n deàlraich ar solus, a chum gu 'm bi dearbhadh aig muinntir eile air, 's e riaghailt-san as fhearr a tha r'a fhaotainn.

Tha na h-Abstoil mar an ceudna a' luaidh air cleachdadh diadhaidh mar am bonn air son a bheil spéis aca do dhaoine mar fhìor chriosduidhean. Tha Pòl ag radh, "*Oir cha 'n 'eil Dia mi-chothromach, gu 'n di-chuimhnicheadh e obair*

*agus saothair 'ur gràidh, a nochd sibh a thaobh ainme-san, am feadh 's gu 'n do rinn sibh fritheal-adh do na naoimh agus gu bheil sibh a' frithealadh.*" Tha Eòin a' luaidh air a' nì cheudna mar bhonn air a spéis do Ghaius: "*Cha 'n 'eil gàirdeachas agam as mò na bhi cluinntinn gu bheil mo chlann ag imeachd 's an fhìrinn.*" Tha Seumas gu sonruichte a' teagasg mar as còir creideamh a chur an céill le oibribh, 's cha 'n ann as eugmhais oibribh. "*Ach tha neach àraidh ag radh, Tha creideamh agad-sa, agus tha oibre agam-sa: nochd dhomh-sa do chreideamh as eugmhais oibre, agus nochdaidh mise dhuit-sa mo chreideamh le m'-oibre.*"

A nise cha 'n 'eil ann an iomradh 's am bith a tha sinn a' toirt oirnn fhìn ann am briathran—a bhi ag radh gu bheil creideamh againn, gu 'n deach ar n-iompachadh, a bhi ag ìnnse an rathad air an d'fhuair sinn creideamh, na ceuman anns an robh e air oibreachadh annainn, na fairichidhean agus na foillsichidhean a bha 'g a leantuinn—cha 'n 'eil ann an sin uile ach a bhi nochdadh ar creideamh le ar briathran, ni a tha an t-Abstol ag radh a tha tighinn fada goirid air a bhi 'g a nochdadh le ar n-oibribh.

IONATAN EDUARDS.

# OIGHREACHD NAN NAOMH

*Is e an Tighearna cuibhrionn*
*m'oighreachd agus mo chopain.*

Ged nach tig piseach air a' chrann-fhìge,
'S nach bi toradh air an fhionan ;
Ged bhios gaiseadh air maith a' chrainn-ola,
'S nach saoithrich an t-acha biadh ;
Ged robh meanbh-chrodh air an sgaradh o 'n chrò,
'S nach bi mart air stéill ;
Ni mise gàirdeachas ann an Iehobhah,
'S dannsaidh mi an Dia mo shlàinte.
Iehobhah an Tighearna—annsan tha agam neart feachd ;
Ni e mo chasan mar chasan éilde,
Bheir e orm imeachd air m'aitibh àrda.

HABACUC

# SAIGHDEAN TEINNTEACH

CHA 'n 'eil faireachdan aig a' chriosduidh as coitchionna na buaireadh. Cha 'n 'eil a' h-uile criosduidh aoibhneach, no brònach, no dòchasach, no sìochail, ach tha iad uile air am buaireadh. Is e buaireadh aon de chomharraidhean na h-ath-ghineamhuinn. Cha 'n 'eil 's cha robh 's cha bhì air an t-saoghal criosduidh nach robh air a bhuaireadh. Cha 'n e mhàin gu bheil na criosduidhean *uile* buailteach do bhuaireadh, ach tha iad *an còmhnuidh* buailteach dha. Tha an criosduidh an còmhnuidh anns a' chath. Tha a nàmhaid cho diorraiseach, a' deanamh faire cho neo-chadalach, 's nach 'eil an criosduidh uair sam bith gun a bhi ann an cunnart. Tha e an còmhnuidh ri aghaidh teine. Araon am feadh 's a tha e gu dìleas a' cuairteachadh nan dleasdanasan as naoimhe agus an uair a tha e seilbheachadh le

cridhe taingeil na sochairean as àirde tha e an cunnart ionnsuidh mharbhtach o 'n nàmhaid.

A' h-uile là agus mìle uair 's an là tha na saighdean so a' bualadh oirnn. Tha iad a' tighinn cho luath agus cho falachaidh 's nach e mhàin gu bheil sinn air ar sàruchadh agus air ar cur fo thrioblaid leò, tha sinn air ar cur troimhe chéile leò. Nach 'eil e iomchuidh gu 'n ionnsuicheadh sinn an dòigh as fhearr air coinneachadh riu? Tha sin a' togail trì ceisdean :

1. *Cia as a tha am buaireadh so a' tighinn?*—Cha 'n 'eil sin air fhàgail ann an teagamh. Is e saighdean teinnteach an Droch Fhear a tha ann. Air chùl a' bhuairidh tha am buaireadair. Cha thuig duine am buaireadh mur bi tomhas a dh' eòlas aige air a' bhuaireadair. Tha an Sgriobtur an còmhnuidh a' labhairt air a' bhuaireadair mar *phearsa*, ged nach 'eil sin air a dheanamh cho soilleir anns an eadar-theangachadh a tha againn. Tha sinn a' leughadh ann an ùrnuigh an Tighearna, "Na leig ann am buaireadh sinn ach saor sinn o olc," ach 's e thuirt an Tighearna, "saor sinn o 'n *Droch Fhear.*" Mar an ceudna ann an Eòin 17 tha sinn a' leughadh, "Cha 'n 'eil mi guidhe gu 'n tugadh tu as an t-saoghal iad ach gu 'n coimheadadh tu o 'n olc iad," ach 's e thuirt an

Tighearna—"gu 'n coimheadadh tu o 'n *Droch Fhear* iad." Tha an Sgriobtur a' cur an Adhbherseir fa 'r comhair mar neach a tha air fhaire, gniomhach, dàna. "Tha e dol m' an cuairt mar leòmhann beucach dh' fheuchainn cò dh' fhaodas e shlugadh suas." Is ann uaithe-san a tha na h-ionnsuidhean obann a tha 'g ar cur troimh chéile agus 'g ar sàruchadh. Ma chumas sinn so air chuimhne cuidichidh e sinn eadar-dhealachadh a chur eadar buaireadh agus peacadh.

Cha pheacadh neach a bhi air a bhuaireadh—'s e tha ann comharr air gràs. Cò bha air a bhuaireadh mar a bha Criosd, an Tì anns nach robh peacadh idir? Mar is fhaisg air Criosd is ann is puinnseanta am buaireadh. Ma chumas sinn dàimh an Droch Fhear ris a' bhuaireadh air chuimhne seallaidh e dhuinn gu faod sùil a bhi againn ri buaireadh. "A mhuinntir mo ghràidh, na biodh iongantas oirbh a thaobh na deuchainn theinntich, a thig oirbh chum 'ur dearbhadh, mar gu 'n tàrladh ni-éigin neo-ghnàthach dhuibh: ach do bhrìgh gu bheil sibh 'n 'ur luchd-comh-pàirt de fhulangais Chriosd, deanaibh gàirdeachas." An àite e bhi 'n a iongantas sibh a bhi fo ionnsuidh agus fo bhuaireadh 's ann a bhiodh e araon iongantach agus brònach mur biodh. Cuimh-

nichibh, a mhuinntir mo ghràidh, ma 's criosduidhean sibh gu bheil sibh a' seasamh a mach an aghaidh aingidheachd. Tha am Biobull ag ìnnse dhuinn gu bheil esan a tha cur roimhe a bhi 'n a charaid do 'n t-saoghal 'g a dheanamh fhéin 'n a nàmhaid do Dhia. Tha e mar an ceudna fìor gu bheil esan a tha 'n a charaide do Dhia 'g a dheanamh fhéin 'n a nàmhaid do 'n t-saoghal, do 'n fheòil, do 'n diabhul. Uime sin cho fada 's a tha thu beò anns an t-saoghal tha uile chumhachd rìoghachd an uilc air a chur an òrdugh catha 'n a d' aghaidh.

Uime sin na biodh iongantas ort, na bi fo dhìobhail misnich, ged a tha thu an còmhnuidh air do bhuaireadh. Gu 'm bu h-àill leat a ghabhail mar sheula air thu bhi 'n a do dheisciobuil.

2. *Ciod e crioch a' bhuairidh?*—Cha 'n e dé tha an rùn Dhé leis, ged tha e 'n a chomhfhurtachd ro mhòr nach urrainn an diabhul beantainn ruinn ach mar a cheadaicheas Dia—mar a bha a thaobh Iob—ach dé tha an rùn an diabhuil. Is e nì ro fheumail a tha ann fios a bhi againn air rùn a' nàmhaid—is ann is dòcha sinn ìnnleachd-san a thionndadh gu neo-ni. Bheir sibh fainear gu bheil an t-Abstol anns an earrainn so a' sealltuinn gu bheil an criosduidh *'g a dhìon fhéin.* Cha 'n

ann a' glacadh àite làidir a tha e, ach 'g a dhion fhéin o ionnsuidh nàmhaid. Is e tha 's an earal, "bithibh làidir"—seasaibh 'ur n-àite. Tha an criosduidh air a chur an àite sàbhailt agus feumaidh e ghleidheadh. Tha e air chuir ann an Criosd, agus tha e air iarraidh air a bhi làidir anns an Tighearna agus ann an neart a chumhachd-san.

Air an aobhar sin, is e rùn an diabhuil an criosduidh *a chur as àite.* Do bhrìgh gu bheil dion a' chriosduidh ann an gnàth cho-chomunn ri Thighearna ni an diabhul a dhìchioll air an co-chomunn sin a bhriseadh. Agus faic thusa cho innleachdach 's a tha am buaireadh air a chumadh ris a' chrìch sin. Ged is criosduidh thu, ged a tha thu air d' ath-ghineamhuinn, tha 'n fheòil maille riut fhathast. Tha ni-eigin fhathast 'n a do nàdur a ghabhas teine—ni-eigin nach ruig e air fhad 's a tha thu fantuinn ann an Criosd. Tha na saighdean teinnteach air an glacadh le làthaireachd Chriosd timchioll ort, agus air am mùchadh m' an cuir iad d' anam ri theine. Ach a chum gu 'n tarruing e d' aire o Chriosd tha an diabhul a' sealltuinn dhuit dealbh gràineil, no a' cur facal searbh 'n a do chluais. Cho luath 's a theid aige air d' aire thionndadh o Chriosd tha shaighead teinnteach aige domhain 'n a d' anam.

Is e sin, ma tha, crìoch a' bhuairidh—do tharruing a mach as d' àite dion, do cho-chomunn ris an Tighearna a bhriseadh.

3. *Ciamar a chuirear an aghaidh a' bhuairidh?*—Ciamar a bhios na saighdean teinnteach so air am mùchadh? Tha an t-Abstol soilleir gu leòr air a' cheisd so. "Thar gach uile ni," tha e ag radh, no mar bu chòir a chur, "An aghaidh gach uile ni" glacaibh sgiath a' chreidimh, leis am bi sibh comasach air uile shaighdean teinnteach an droch spioraid a mhùchadh." Dé tha so a' ciallachadh?

An toiseach: gur e sgiath a' chreidimh an aon inneal a ni chùis dhuinn. Ma bhios an dion ceart feumaidh innealan ceart a bhi againn. Cha dean claidheamh feum an aghaidh peilear. Tha cuimhne agaibh nach robh feum sam bith anns a' chlaidheamh leis an do chuir criosduidh an ruaig air Apollion, an uair a bha e air a chuairteachadh le nàimhdean anns a' ghleann, agus gu 'm b' éigin dha "Uil'-ùrnuigh" a ghabhail mar inneal. Tha gràsan sonruichte air an ainmeachadh anns an earrainn so a tha gun teagamh 'n an dion maith ann an là a' bhuairidh. Ach, a mhuinntir mo ghràidh, cha 'n e dé thà no nì duine a tha deanamh an t-eadar-dhealachadh eadar

buaidh agus ruaig, ach dé thà no nì *Dia*. Cha 'n e neart cliù no cumhachd toile no faire duine a chumas fear gun tuiteam roimh bhuaireadh an diabhuil ach a' chobhair, an teasraiginn néamhaidh gràis agus cumhachd, a tha an Tighearna dh' éirich 's a chaidh suas a' dòirteadh anns a' chridhe. Cha chuirear gu h-éifeachdach an aghaidh buairidh ach le earbsa aig nach 'eil muinghin 's an duine fhéin, ach tha gu muinghineach a' leigeadh a thaice ri Dia agus ri Fhacal air son saorsa.

A rìs: tha an earrainn so a' ciallachadh gur e inneal a tha ann an sgiath a' chreidimh a ni chùis an aghaidh gach buaireadh.

A mhuinntir mo ghràidh, nach 'eil misneach neo-chriochnach ann an lànachd a' gheallaidh-sa: "Leis am bi sibh comasach air *uile* shaighdean teinnteach an droch spioraid a mhùchadh?" Anns gach buaireadh faodaidh sinn a bhi tuilleadh 's 'n ar luchd-buaidh trìd-san a ghràdhaich sinn. Tha Dia comasach air *uile* shaighdean teinnteach an droch spioraid a mhùchadh, agus *ni* e sin ma chuireas sinn ar n-earbsa ann. Cha teid saighead troimh sgiath a' chreidimh. Is e is aon aobhar dh' ar tuiteam nach 'eil sinn 'g a cumail an aghaidh gach buaireadh.

Ach dé tha an creidimh so a' ciallachadh, 's e

gu bhi againn mar dhion ann an là a' bhuairidh? Tha e ciallachadh dà ni.

1. *Mothachadh air maitheanas Dhé a bhi 'n a fhirinn.*—Cuimhnichibh a' ni a thuirt mi: gur e rùn an diabhuil 'ur n-inntinn a thogail o Chriosd 's an suidheachadh oirbh fhéin. Tha e sealltuinn dhuinn an dealbh ghràineil, agus air son tiota tha an cridhe a' toirt sùil; no tha e a' cur an fhacail fhanoidich 'n ar cluais agus tha plathadh feirge neo-chneasd ag éirigh. Tha sin a' ciallachadh gu 'n deach an t-saighead an sàs. Ach ma thionndaidheas sinn air falbh uainn fhìn—ma ghabhas sinn air ball agus le aoibhneas ri maitheanas Dhé, an sin tha an t-saighead air a mùchadh. Tha co-chomunn an anam ris an Tighearna gun bhriseadh.

A muinntir mo ghràidh, cuimhnichibh so. Ma pheacaicheas neach sam bith tha fear-tagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am fìrean. Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh.

2. *Mothachadh air cumhachd Dhé gu ar cobhair a bhi 'na fhirinn.*—Cha 'n 'eil Dia a' gealltainn gu 'n gléidh e sinn ma theid sinn d' an bhuaireadh 's ar sùilean fosgailte. Ach, a mhuinntir mo ghràidh, ma tha am buaireadh a' tachart ruinn ann an

slighe ar dleasdanais faodaidh sinn a bhi cho mothacail air làthaireachd Chriosd agus air a chumhachd spioradail 's nach bi buaidh air bith aig buairidhean an diabhuil oirnn. Measaidh sinn sinn fhìn marbh do 'n pheacadh; agus thig sinn a mach as a' bhuaireadh gun uiread is deargadh oirnn. Cha bhi aig a' pheacadh tighearnas oirnn. Le creideamh muinghineach neo-ghluasadach mùchaidh sinn uile shaighdean teinnteach an DROCH FHEAR.

G. H. C. MACGREGOR.

# COMHFHURTACHD 'S A' BHUAIREADH

"*Na biodh ur cridhe fo thrioblaid.*"

Feumaidh a' h-uile criosduidh so a chur ri chunntas agus e fhéin ullachadh fa chomhair, eadhon gu bheil aige ri coinneachadh ri eagal agus àmhghair a bheir fannachadh agus mi-mhisneach air a chridhe. Oir tha nàimhdean gu leòr agus ri sheachnadh aig a' chriosduidh a tha dlùthleantainn ri Thighearna. Tha an saoghal agus an diabhul a' toirt ionnsuidhean air gach là, eadar chorp is anam. Còmhla riu-san tha fheòil, a reuson, a choguis fhéin, air chor 's gu bheil iad 'g a chur fo eagal agus a' toirt fannachadh air a chridhe. Tha an saoghal cho beag céill, cho dall, cho ceannasach, agus an uair a tha soirbheachadh aige tha e an dùil gu 'n lean e, agus tha e beò mar nach biodh an diabhul no an cruaidh-fhortan ann am bith. Ach air an làimh eile, an uair a tha

àmhghair agus feum a' tighinn air tha e call a chridhe 's a mhisneach mar nach biodh dòchas no comhfhurtachd air a shon a chaoidh tuilleadh. Cha 'n ann mar sin is còir dha'n chriosduidh a bhi. Is e is còir dha a ràdh: Ged robh làn shìth ann an diugh, faodaidh cùisean a bhi air a chaochladh a màireach. Cha 'n fhada bhios an diabhul a' cur saighead eile 'n a do chridhe no buaireadh eile 'n a do rathad. Uime sin thoir an aire gu 'm bi thu air d' armachadh air a choinnimh, ge b' e taobh as an tig e, a chum gu 'm bi thu comasach air seasamh agus gu 'n tarruing thu comhfhurtachd o fhacal Dhé.

A nis, tha fhios maith aig Criosd nach 'eil dol as aig a' chriosduidh o 'n diabhul a bhi 'n a nàmhaid aige—gu bheil an diabhul an tòir air, agus a là agus a dh' oidhche a' toirt ionnsuidh air a chorp agus air anam. Ged a chronuicheas Dia an diugh, gidheadh cha sguir e dhe bhreugan agus dhe innleachdan a dh' fheuch an teid aige air misneachd agus muinghin an anama a mhilleadh agus a thoirt gu bròn agus an-fhois agus fadheoidh gu cunnartan eile. Uime sin a chionn nach 'eil dol as againn o choinneachadh ri gathan teinnteach an diabhuil no o bhi air ar plaigh agus air ar pianadh leis tha Criosd a' toirt earal agus comhfhurtachadh dhuinn

fa chomhair sin, a chum 's gu 'm bi sinn deiseil agus nach leig sinn leis an diabhul ar mealladh no ar toirt gu bròn agus eu-dòchas. "Biodh deagh mhisneach agad," mar gu 'n canadh e, "agus cum suas do chridhe. Cha 'n 'eil a' h-uile ni air a chall ged a tha an diabhul agus an saoghal agus do choguis 'g a do shàruchadh agus nach 'eil thu 'g a mo mhothachadh-sa faisg ort. Nach 'eil cuimhne agad gu 'n d' innis mi dhuit roimh làimh, agus gu 'n d' fhàg mi comhfhurtachd agad bu chòir do neartachadh."

Mar a tha sin fìor tha so fìor cuideachd: ma tha neach fo bhròn, agus cridhe trom agus fo eagal aige—cha 'n urrainn gur ann o Chriosd a tha sin. Oir cha duine esan a chuireas cridheachan fo eagal agus a lionas iad le bròn agus tùrsa Cha 'n e. Thainig e chum na crìche so, agus rinn e na h-uile ni a chum na crìche so, agus chaidh e suas gu néamh, a chum gu 'n tugadh e air falbh o 'n chridhe gach bròn agus eagal, agus gu 'n tugadh e an àite sin cridhe agus coguis agus smuaintean làn aoibhnis. Agus mar sin gheall e gu 'n cuireadh e a Spiorad, an comhfhurtair, gu a dheisciobuil, a chum an neartachadh is an cumail suas an deidh dha a làthaireachd chorporra fhéin a thoirt uapa. Tha gu tric mòran bròin agus

buairidh ann am beatha a' chriosduidh; gidheadh faodaidh cridhe earbsach suilbhir a bhi aige a dh' aindeon sin, agus misneachd ann a Dhia, agus sùil a bhi aige ris a' chuid as fhearr uaithe-san. Uime sin, ionnsuichemid so gu maith: Ge b'e cruaidh-fhortan a thig oirnn—plàigh no cogadh; bochdainn no geur-leanmhuinn; smuaintean troma no eu-dòchas—gidheadh faodaidh sinn a bhi cinnteach nach ann o Chriosd a tha sin, agus leis a' sin faodaidh sinn sinn fhéin a dhion o'n diabhul, is e 'g a chur fhéin an cruth Chriosd agus fo ainm Chriosd. Is e sgil dha-rìreadh a tha aig a' chriosduidh as urrainn an còmhnuidh eadar-dhealachadh a chur eadar a' nì a tha tighinn o Chriosd agus a' nì a tha tighinn o'n diabhul; oir is urrainn an diabhul e fhéin a sgeadachadh le ainm agus le briathran Chriosd air chor 's gu 'n tugadh fear a mhionnan mìle uair gur e Criosd a tha ann dha-rìreadh, an uair nach eil ann ach am priomh-nàmhaid—an t-Ana-Criosd.

LUTHER.

# FEAR-COBHAIR AN FHIREAN

Mur b'e Iehobhah a bha leinn,
    Abradh Israel,
Mur b'e Iehobhah a bha leinn,
    An uair a dh' éirich daoine 'n ar n-aghaidh,
An sin beò slàn shluigeadh iad sinn,
    An uair a las an corruich 'n ar n-aghaidh,
An sin shluigeadh an tuil sinn,
    Rachadh abhainn thairis air ar n-anam,
An sin rachadh na tuiltean beucach thairis air ar
        n-anam.

Beannaichte gu robh Dia,
    Neach nach d'thug sinn mar chreich d'am
        fiacalaibh.
Mar eun thàrr ar n-anam as á ribe an eunadair,
    Bhriseadh an ribe agus thàrr sinne as.
Tha ar cobhair ann an ainm Iehobhah,
    Cruithear néimh agus talmhainn.

Salmadair Israeil.

# DIA AR TEARMUNN

Is tùr ro làidir àrd ar Dia,
Roghadh dion agus armachd ;
Bheir Esan sinn a mach le saors',
As gach daors agus ànrachd.
Tha 'n seann nàmh 's e cho garg,
Toirt ionnsuidh àmhuilt' gharbh ;
An-iochd is neart is ceilg,
Sud uim' mar thrusgan airm :
'S an t-saogh'l cha 'n 'eil a shamhuil.



'N ar neart cha 'n 'eil aon bhrìgh no buaidh,
Tha sinn gun chlì gun spionnadh ;
'N ar n-àit' 's a' bhlàr tha Ceann nam buadh,
A sheulaich Dia le mionnan.
Am maith leat fios cò e ?
Sud Iosa Criosd air ainm ;
Tighearn' nan sluagh o chian,
An aon Dia gun tùs gun chrioch :
Bheir Esan buaidh gu flathail.

# Dia Ar Tearmunn

Is ged robh 'n saogh'l air ialadh beò,
Le diabhuil aognuidh ghlamhach;
Cha 'n eagal leinn ciod nì iad oirnn,
'S leinn buaidh 's neo'r-thaing dh'an amhaich.
Prionns an t-saoghail a bhos,
Air meud a ghreann gu cron;
Cha chuairtich e ar sgrios,
'S a chumh'chd aig Criosd fo chrios:
Ni facal beag chur thairis.

Facal ar Dé cha ghluais e chaoidh,
Beag taing do chuilbheart Shàtain;
Tha sinn 's an rùn aig Dia 'n a ghaol,
Le Spiorad naomh 's le ghràsan.
Ged bheir iad uainn ar coirbh,
Céile, clann, ainm is seilbh;
Ged chaill sinn sin gu léir,
Cha bhuannachd dhaibh d'a réir:
'S leinn rìoghachd Dhé gu suthainn.

LUTHER.

# CÙRS IS CUNNART A' PHEACAIDH

*Is beannaichte an duine sin*
*nach gluais ann an comhairle nan aingidh*
*nach seas ann an slighe nam peacach*
*nach suidh ann an caithir luchd-fanoid.*—SALM i. 1.

THA fàs cunnartach ann an slighe a' pheacaidh.

An toiseach tha mi riaraichte le bhi *gluasad ann an comhairle nan aingidh.* Cha 'n 'eil ann ach companachas an dràsda 's a rìs—a bhi coinneachadh corr uair. Tha mi 'n an cuideachd car tiota, agus an sin tha buaidh mhaith 'g am ghairm air falbh—cuimhneachadh air ùrnuighean màthar, facal ann an litir bho charaid, earrainn dhe 'n Fhìrinn a' ruith troimh m' inntinn.

Ach a chuid 's a chuid tha mi air m'fhaotainn *'n am sheasamh ann an slighe nam peacach.* Choisinn iad an tuilleadh buaidh orm agus tharruing iad mo thlachd as an deidh. Thoisich mi air an gràdhachadh ro mhaith. Tha mi fuireach

na 's fhaide 'n an cuideachd, agus cha mhòr gur urrainn mi mi fhìn a reubadh as am measg. Tha am puinsean ag oibreachadh, tha bheirm a' sgaoileadh. Tha mo chor a' cruadhachadh agus mòran na 's eu-dòchasaich.

Agus mu dheireadh, c'àite bheil thu 'g am fhaicinn? Tha mi *'n am shuidhe ann an caithir luchd-fanoid.* Tha mi aig mo dhachaidh comhla riu-san a tha fochaid air Dia agus air Criosd; air Néimh agus air ifrinn. Cha 'n urrainn dhuit dealachadh a chur eadar mi agus iad sin—tha mi air aon dhe 'n àireamh. Tha mi tadhal far an tadhail iadsan; tha mi fanoid mar a tha iadsan; tha mo choguis air a losgadh agus mo chridhe air seargadh mar a tha an coguisean agus an cridheachan-san. O! crioch dhorch air slighe dhorch.

Ma 's maith leam a dhol as o 'n doimhneachd as doimhne na tugam sùil thar bearradh na creige —na cuiream mo chas air an leathad bhàsmhor. *Is beannaichte an duine* a their, "Cha 'n fhaod mi: cha dean mi," ri ceud thàlaidhean peacaidh. *Is beannaichte an duine* nach dean uiread is ceum a thoirt air Fearann na Druidheachd.

Smellie.

# CARAIDE NAM PEACACH

Dhe gach iongantas a chaidh a riamh a leughadh ann an leabhar is e so an t-ioghnadh as mò: Rinn Criosd iomlaid—tha Criosd a' deanamh iomlaid beatha riut. Cha do mheall e riamh thu: ghabh esan nàire agus thug e dhuit-sa glòir—ghabh esan am mallachd agus thug e dhuit-sa am beannachd—ghabh esan bàs agus thug e dhuit-sa beatha.

Sud far an robh an sealladh, an uair a chaidh ar Tighearna Iosa a mach air geatachan Ierusaleim agus an crann-ceusaidh air a dhruim! Theap e tuiteam fodha, 's e cho lag 'n a chorp 's cho sgìth 'n a anam, an uair a bha e dol gu mullach Chalbhari. Agus fad na h-ùine bha e faicinn a' bhàis dhuibh roimhe agus a' mhallachd. Aig an dearbh àm sin bha e giùlan mallachd Dhé air a mhuinn agus bu truime sin na 'n crann. Cha b'iongantach ged a rachadh a' ghrian fodha agus grian mhòr na Fìreantachd a' dol fodha anns an uaigh. An uair a chaidh e mach as an t-saoghal cha bu toigh

leis a' ghréin fuireach as a dheidh; mar gu 'n canadh i ri Iosa, "A Thighearna, ma tha thusa a' dol do shaoghal eile thoir leat mise còmhla riut."

Cha do ghiùlan Calbhari a riamh o shuidhich Dia a' cheud chlach dhith a leithid a chudthrom 's a ghiùlan i an uair a bha Tighearna na glòire an crochadh air crann oirre. O! sud far an robh an crann àluinn an uair a dh'fhàs an Ubhal ud air. B' e sud ar samhradh-ne ach b' e geamhradh a' bhàis e.

Ghlaodh Iosa le guth àrd—glaodh nach cualas a riamh a leithid air Néimh. Am Mac ag éigheach ris an Athair, a' glaodhaich le deòir agus le àrd-éigheach, "Athair, Athair, tròcair Dhé." Ach O! 's ann a bhiodh an glaodh aig na creidmhich uile ann an ifrinn mur biodh Criosd air glaodhaich.

Ghràdhaich Criosd sibh na b'fhearr na ghràdhaich e bheatha fhéin, oir thug e suas a bheatha chum gu faigheadh e 'ur gràdh. Cha do chaomhain e cosguis. Thug Criosd a bha gun pheacadh e fhéin mar éiric air 'ur son-se, a bha 'n 'ur peacaich. Cheannaich e sibh le mallachd Athar. Sud a' bhean a bha daor dhasan. Feuch gu 'm bi Criosd mùrnach agad-sa. Sgiùrs Pilat Criosd, agus thug e an làthair an t-sluaigh e dh'fheuch an

gabhadh iad aithreachas an uair a dh'amhairceadh iad air a ghuaillnean fala; ach cha bu leòr le coin ifrinn ach fuil a chridhe. Agus thuirt d'Fhear-pòsda m'a choinneamh sin, "*amen*" air son a' ghràidh a bha aige dhuit.—"*Amen*, *mar sin biodh e*, *Athair*."

'N a bhàs chuir e gréim cruaidh ort. Cha b'urrainn ifrinn, no diabhuil, no fearg Dhé, no mallachd an lagha, an gréim ud fhuasgladh. Nach fhaodadh Criosd a radh, "Chuir an Lagh a leithid a ghréim orm agus tharruing e an so mi am measg mhéirleach air 'ur son-sa"? Nach ann an sud a bha an gràdh làidir an uair a bha Criosd caomh coma dé dheanadh iad air na 'm b'e 's gu 'm faigheadh e seilbh oirbhse?

Samuel Rutherford.

# SAIGHDEAN CHRIOSD

"*A Shauil, a Shauil, c'arson tha thu 'g am gheur-leanmhuinn-sa?*"

*C'arson tha thu 'g am gheur-leanmhuinn-sa?* tha Iosa a' faighneachd. "*C'arson?*" C'arson a chuir mi 'n a aghaidh? · C'arson a rinn mi dearmad air? C'arson a dhi-chuimhnich mi e? Ah! sin ceisdean nach urrainn mi fhreagart. Tha mi am thosd, coltach ris an duine anns a' chos-amhlachd—coltach ri Saul 's e air a leagail ris a' làr. Tha e eu-comasach dhomh a radh dé na h-aobharan no na h-argumaidean a ghluais mi gu bhi deanamh na nithean so. Tha e eu-comasach dhomh leisgeul riarachail a dheilbh air son an ni a bha mi. Mar sin tha Spiorad Dhé 'g am theagasg ann an aimideas ann an truaillidheachd ann am mi-chéill mo pheacaidh.

*C'arson tha thu 'g am gheur-leanmhuinn-sa?* tha Iosa a' faighneachd—*'g am gheur-leanmhuinn-sa.* "Ciod a rinn mi" tha an Slànuighear a'

faighneachd — " mise, gu 'm bidhinn air mo lot agus air m'fhuathachadh leat ? " Is e am Buachaill a bhàsaich a chum mo leigheas. Is e an Leighiche a thainig a cheangal suas mo chridhe briste. Agus mise—cha bhi gnothuich agam ris. Tha mi gabhail orm a dhiùltadh agus a chur fo dhìmeas, ged thoill e m'uile urram agus m'uile ghràdh. Mar so tha Spiorad Dhé a' teagasg dhomh dearg neo-thaingealachd agus cionta mo pheacaidh.

Uamhasach 's mar a tha iad bu mhaith leam an dà leasan ionnsachadh. Oir tha smachdachadh an Tighearna a' dol roimh leigheas an Tighearna. Tha oidhche guil a' dol roimh 'n mhaduinn aoibhneach. Cha 'n urrainn mothachadh ro dhomhain a bhi agam air cionta mo pheacaidh. A chionn nach e faothachadh car tiota a tha dhìth orm, a chionn gur e slàinte shiorruidh a tha mi ag iarraidh, feumaidh mi fìor nàdur mo ghalair a thuigse. Mur tuig faodaidh mi mi fhìn a mhealladh le sìth mheallta.

Smellie.

# IOSA ARAIDH

*Iosa àraidh.*—Gniomh. xxv. 19.

*Iosa àraidh*, thuirt Festus agus casadh air a shròin agus tàir 'n a ghuth agus uabhar an Romanaich 'n a cheann.

*Iosa àraidh*, their an duine a tha air a shlugadh le gnothuichean an t-saoghail, 's e gabhail seachad le beag diù is a smuaintean fo eallach a ghnothuichean saoghalta. Tha spéis neo-chriochnach aige do dhaoine eile agus do nithean a bharrachd air na tha aige do Mhac Dhé. Cha 'n 'eil ann an creideamh, ann an dòchas, ann an gràdh a' chriosduidh, ach leabhar fo sheulachan dhàsan. Tha e deanamh ana-caitheamh air a bhuadhan le bhi cosnadh maoin agus 'g a chosg moch agus an-moch.

*Iosa àraidh*, their am mì-chreidmheach aig a bheil tomhas de urram agus e cromadh a chinn le ciataibh, mur a bheil ann an aoradh. Tha e faicinn ann an Criosd an ni as maisiche agus as

urramaiche—grainne-mullaich a' chinne-daonna. Ach tha e diùltadh a chridhe fhéin agus a bheatha air an t-Slànuighear, air a bheil feum cho mòr aige agus aig a bheil feum air-san cuideachd.

*Iosa àraidh*, their an criosduidh aig nach 'eil ach an t-ainm, 's e toirt aoradh foirmeil dha. Tha e anns an Eaglais ach cha 'n 'eil e dhe 'n Eaglais. Cha robh e riamh air a bhreith a rìs, *cha 'n ann o fhuil, no o thoil na feòla, no o thoil duine, ach o Dhia.* Tha e 'n a choigreach air gach nì spioradail agus diadhaidh, gach nì tha néamhaidh agus os cionn nàduir.

*Iosa àraidh*, their an deisciobuil iriosal agus earbsach, agus tha anam uile 'n a ghuth. Is e Criosd Fhàidh agus a Shagart agus a Rìgh; a Leighiche maith agus a Bhuachaille maith; Fear a ghràidh agus a tha 'g a ghràdhachadh. Na h-uile ni agus barrachd tha e faotainn ann-san. Là an deidh là tha e tionndadh Ris mar a thionndaidheas an dìthean ris a' ghréin. Oidhche an deidh oidhche tha e socrachadh a chinn agus a chridhe air gràdh uile-fhoghainteach a Thighearna mar a chluasag.

O! gu 'm b' e mo shochair-sa ainm Iosa a luaidh anns an t-seadh sin. Ann an sin a mhàin tha beannachd an anam. SMELLIE.

# TRE CHREIDIMH GU SEALLADH

"*Nach d' thuirt mi riut, ma chreideas tu gu faic thu glòir Dhé?*"—Eoin xi. 40.

Be so an dòigh chaomh anns an d' thug an Tighearna comhfhurtachd do dheisciobuil a bha fo bhròn cridhe, is dòchas air a tréigsinn le feitheamh agus le mealladh. Ceithir là roimh 'n sud bha e air a radh: "Cha 'n 'eil an tinneas so a chum bàis, ach a chum glòire Dhé, a chum gu 'm biodh mac Dhé air a ghlòireachadh d' a thaobh"—chuir e na briathran sin mar theachdaireachd dòchais. Agus air dha fhéin a thighinn cha 'n 'eil teagamh nach deach e thairis air na briathran ceudna dhi. Ach bha an corp marbh, 's e air tòiseachadh a' lobhadh mar gu 'm biodh e 'g an deanamh 'n am bréig. Chaidh a creideamh air chrith fo 'n bhuille. Cha do reusonaich Iosa rithe—chuir e a teagamhan an darna taobh. Bha *ise* a' sealltuinn ris na duilgheadasan a bha 's an

t-slighe. Cha do rinn *esan* fiù agus sùil a thoirt air na duilgheadasan. Dh' iarr e oirre smaoin-eacdadh air uile-chumhachd-san agus earbsa as gus a' chrioch. "Nach d' thuirt mi riut? Tha mi ag radh an ni ceudna fhathast."

Tha mi a' leughadh nam briathran so leis an aoibhneas as mò, cha 'n ann a chionn na tha iad ag ìnnse dhomh mu Mharta, ach a chionn na tha iad ag ìnnse dhomh mu mo Mhaighstir. Tha mi a' faicinn cho *tur earbsach* 's a tha mo Chriosd. Tha mi faicinn mar a tha e ag *iarraidh* earbsa—agus a bharrachd air a sin tha mi a' faicinn a *chòir* air earbsa; agus gu bheil e gu neo-chriochnach *airidh* air earbsa. Na 'm biodh *eòlas* gu leòr aig Marta air a Tighearna cha robh teagamh air dragh a chur air a cridhe air son aon mhionaid. Gus am bi eòlas ceart agam air Criosd bidh e duilich dhomh làn earbsa chur ann, ach aon uair 's gu 'n cuir mi eòlas air cha 'n urrainn mi *gun* earbsa chur ann. B' e so an leasan a dh' fhoghlum an t-Abstol cho maith, an uair a thuirt e, "Tha fhios agam *co ann* a chreid mi." Cha d' thuirt e, "Tha fhios agam *gu 'n do chreid mi ann*." Is e thuirt e, "Tha fhios agam *co air* a tha m' earbsa a' laighe; tha fhios agam *gu bheil a chliù* gu neo-*chriochnach airidh air earbsa*." Agus b' e so ni air nach robh

aobhar a bhi rannsachadh tuilleadh. Bha e 'n a ghnothuich suidhichte. "Tha fhios agam co ann *a chreid* mi"—cha 'n e, "co ann a *dh' fhaodas* mi earbsa an uair nach bi neach eile ann," ach, "tha fhios agam co ann a dh' earb mi cheana—aon uair 's a chaoidh, agus a chumas mi teàruinnte gu bràth. Tha mi ag earbsa as *a chionn gur aithne dhomh e.* Is *aithne* dhomh e mar neach nach teid a chaoidh air ais air fhacal." Nach ann a dh' ionnsuidh so a bha Iosa a' treòrachadh Mharta—"*Nach d' thuirt* mi riut? A' ni a thuirt mi aon uair cha teid mi a chaoidh air ais air."

Saoilidh mi—a thaobh criochan àirde a' chreidimh—gur usa dhomh eòlas fhaotainn air Criosd na air neach sam bith eile, na eadhon orm fhìn, agus sin a chionn nach 'eil mi fhìn no duine eile an aon ni dà là as deidh a chéile, am feadh 's a tha Criosd gun atharrachadh. Ma tha mi faicinn Chriosd idir, tha mi a' faicinn a' ni a bhios e an còmhnuidh. Ag amharc orm fhìn agus air daoine tha mi ag amharc air a' mhuir ghluasadach. Ag amharc air Criosd tha mi ag amharc air fìor-mhullach beinne, a tha an aon ni gach ràidhe—an aon nì a dh' oidhche 's a là. Faodaidh ceò a chòmhdach car ùine, ach an uair a thogas a' cheò, tha am mullach ud gun atharrachadh mar a bhà e.

Ma tha eòlas agam air mar so *feumaidh* mi earbsa as a chaoidh.

"Nach d' thuirt mi riut?"—bha sin 'n a chronachadh mar a bha e 'n a chomhfhurtachd. Bha e coltach ris a' ni a thuirt e ri Philip: "A bheil mise ùin co fhada maille ribh, agus nach aithne dhuit fhathast mi Philip?" Is e an aon nì a tha mo Mhaighstir ag iarraidh orm gu 'n cleachd mi creideamh simplidh air a' ni a thuirt e rium a cheana: Cha 'n 'eil ach aon fhreagairt aige do m' uile dhuilgheadasan, eadhon, "*Creid* agus *chì* thu." Ma tha e cur dàil ann a bhi coimhlionadh cuid de fhacail, agus ma tha mise toiseachadh air a bhi smaoineachadh nach urrainn e an coimhlionadh a nis, is còir dhomh a chuimhneachadh gur ann a tha e cur dàil a chum gu 'm bi am beannachadh na 's saoibhire an uair a thig e.

Is tric a tha mi smaoineachadh air gràdh an Tighearna—an gràdh a chì m' fheum *roimh 'n àm*, agus a tha ag ullachadh air a shon roimh 'n àm; ach tha mi smaoineachadh mar an ceudna air a' ghràdh a tha *fuireach*—an gràdh a tha 'g am chumail fada anns an dorchadas, agus nach éisd ri mo ghlaodh. Tha fhios agam, ma tha e cur deuchainn throm orm gur ann a *chionn gu*

*bheil gràdh aige dhomh*—mar is luachmhora an t-seud 's ann is mo gheibh i de ghearradh 's de bhleith fo làmhan a' ghearradair. Creididh mi ma tha e *leantuinn* air smachdachadh gur ann a chionn gu *bheil gràdh aig dhomh.* Ma tha e deanamh moille am measg cnuic Ghilead an uair a tha mise 'g a ghairm a chum mo Bhetani is ann a chionn *gu bheil gràdh aige dhomh;* agus tha fhios agam gu 'n cur e fhéin solus air air a cheann mu dheireadh—gu 'n robh e "chum glòir Dhé, agus a chum gu 'm biodh Mac Dhé air a ghlòrachadh ann." Aig an uair as fhearr dhomhsa, agus dha fhéin, foillsichidh e a' ghlòir sin, agus tionndaidhidh e mo bhròn gu aoibhneas—

Is òirdhearc gliocas Dhé;
Is caomh a chridh' a ghnàth:
Cha 'n 'eil e uair air bith roimh 'n àm,
'N deidh làimh cha bhi gu bràth.

Cha b' fhada gus am faca Marta glòir Dhé mu 'n do labhair am Maighstir. Chunnaic i e anns a' Mhaighstir fhéin, a dhearbh gu 'm b' e fhéin Tighearna na beatha; agus chunnaic i e anns na nithean a lean as-eirigh a bràthar: "An sin chreid mòran de na h-Iudhaich ann . . . a

chunnaic na nithean a rinn Iosa." Air sgàth Lasaruis chreid mòran dhe 'n t-sluagh ann an Iosa. An uair a tha mi a' caoidh os cionn uaigh aoin ghràidh, agus e duilich fhaicinn dé maith as urrainn a thighinn as mo chall a tha briseadh mo chridhe, is còir dhomh a chreidsinn gu bheil tròcair do mhuinntir eile aig Dia anns an t-sealladh —gu faod so a bhi 'n a mheadhon dùsgaidh gu beatha fhìor agus bheannaichte air cuid air nach robh buaidh aig m' fhacal thige so. Is tric a tha leabaidh-bàis 'n a ionad-breith do anamaibh deurach, agus os cionn deòir a bhos rinn ainglean Dhé gàirdeachas, agus a' neach a bha caillte air fhaotainn.

Is còir dhomh, uime sin fhoghlum o cheisd mo Mhaighstir: "Nach d' thuirt mi riut, ma *chreideas* tu gu *faic* thu—?" agus o 'n fhacal a thuirt e an deidh as-eirigh, "Is beannaichte iadsan nach fhaca agus a chreid," gu faod am barrachd fois a bhi aig mo chridhe an uair a tha mi a mhàin a' creidsinn a' ni a thuirt mo Mhaighstir, agus sin *a chionn gur Esan* a thuirt e. Leis a' sin gheibh mi air chùlaobh mo dhuilgheadasan agus chì mi nach ruiginn a leas a bhi fo thrioblaid air an son.

Is còir dhomh fhoghlum mar an ceudna a bhi beantainn ri mo thrioblaidean mar a rinn Iosa ri

Marta—na nithean a tha mi *creidsinn* a chur ri aghaidh na nithean a tha mi a' *faicinn*, agus fois a ghabhail mar sin. Cha ruig a leas dé chì no a dh'fhairicheas mi dragh a chur orm a chionn gu bheil mi a' cur m' a choinnimh a' ni a tha mi a' creidsinn air ughdaras-san. Tha mi a' faicinn de pheacadh unnam gach là na tha toirt orm a bhi ag radh "Ceann-feadhna nam peacach," ach tha mi a' creidsinn ann am maitheanas peacaidh air dhòigh 's gu bheil fhios agam nach 'eil dìteadh 's am bith dhomh. Tha mi a' faicinn mìle ni 'n am chor a tha cur dragh orm, ach gidheadh tha mi a' creidsinn gu 'n "oibrich na h-uile nithean le chéile" chum mo mhaith. Tha mi a' faicinn peacadh a' comhdach na talmhainn, agus mar gu 'm biodh Satan a' toirt buaidh 's gach àite, ach tha mi a' creidsinn gu bheil a léir-sgrios cho cinnteach 's a tha Iehobhah a' rìoghachadh. Tha mi a' faicinn leabaidh an tinneis, a' chisde-laighe, an uaigh, aig aon ghràidh a tha 'g am fhàgail, is 'g am fhàgail brònach—ach ged a tha mi faicinn bàis tha mi a' creidsinn ann am beatha—ged a tha mi faicinn na h-uaghach, tha mi a' creidsinn ann an as-eirigh nam marbh—ged a tha mi faicinn dàimhean gràidh air am briseadh anns an t-saoghal so, tha mi a creidsinn ann an aonadh dhàimhean

as mìlse air Néimh. Cha 'n 'eil mi a' *faicinn* sonas Néimh—na trusganan geala, na pailm, na cruitean òir—ach tha mi cinnteach gu 'n gheall Dia iad, agus tha sin cho maith 's ged a bhiodh iad 'n am làimh. Is urrainn mi a mholadh air son *a' ni a tha e dol a dheanamh*, cho cinnteach 's air son a' ni a rinn e cheana, agus a radh, "Glòir dhuit air son a' ghràis air *nach do bhlais mi fhathast.*" Agus ma 's e agus gu 'n lion iongantas mi, air dhomh Néamh a shealbhachadh, gu 'm biodh peacach mar a bha mise idir an glòir, saoilidh mi gu 'n cuir mo Thighearna caomh an dearbh cheisd so orm, eadhon ann an sud: "*Nach d' thuirt mi* riut, ma chreideas tu gu faic thu glòir Dhé?"

G. H. Knight.

# AN LÙCHAIRT MHAISEACH

"*Rinn thu an Tì as àirde 'n a ionad-comhnuidh dhuit.*"—SALM xci. 9.

NACH mòr agus sìtheil an dachaidh so!

Is e aon de sheòmraichean, Cumhachd air nach toirear buaidh. Cha 'n 'eil ballachan cho làidir, cha 'n 'eil dion cho cinnteach, ri ballachan agus dion an neach as urrainn seinn, "'S e Dia as tearmunn duinn gu beachd." A' gabhail fasgaidh air chùl nam ballachan-dion sin faodaidh mi gàire-fanoid a dheanamh ri feachd ifrinn. Nach lag an innealan, nach faoin an uaill, nach cinnteach ruaig air an ionnsuidh sprachdail!

Is e aon eile de sheòmraichean, Fìrinn nach gabh briseadh. Tha an Dia anns a bheil mi falach 'n a Dhia a ghràdhaicheas muinghinn, agus a ghleidheas muinghinn. Cha 'n 'eil gealladh mòr a thug e nach 'eil e deònach agus comasach a choimhlionadh dhomh. Cha 'n fhàilnich aon fhacal maith a thainig as a bheul—am facal as

lugha 's is ciùine, no am facal as mò 's is coitchionna.

Is e aon eile de sheòmraichean, Ceartas nach lùbar. Ni mo Thighearna an nì sin tha ceart. Bheir e an nì sin a tha a réir lagh coimhlionta. Agus ged bhris mise an lagh sin cha ruig a leas eagal a bhi orm ma 's leam Criosd. Tha fìor cheartas Dhé fhéin air mo thaobh, 's mi deanamh uaill ann an airidheachd mo Shlànuighir. Caillidh Esan iomlanachd ma thréigeas e mi a nise.

Ach 's e an seòmar as fhearr a tha ann, Gràdh nach mùchar. Cha 'n 'eil athair air thalamh a ghràdhaicheas mar a ghràdhaicheas Dia mo shlàinte, agus cha 'n urrainn màthair a bhi leith cho ciùin. Is e ghràdh-san an gràdh a bheir maitheanas, a bhios foighidneach, a chuireas dion, a mhaireas. Cha bhàth mòran uisgeachan e. Cha 'n fhàilnich e ged a gheibh e iomadh tàmailt agus leòn. Tha e neo-chriochnach agus siorruidh mar a tha Esan o bheil e tighinn.

Tigh farsuing gu cinnteach! Nach 'eil uinneagan uile a' fosgladh ri éirigh na gréine, mar a bha uinneagan an t-seòmair d' am b'ainm Sìth 's an tigh d' am b' ainm Maiseach.

SMELLIE.

# AN CUAN UMHAIL DO DHIA

O! Thusa a chruthaich an cuan,
'S a luaisgeas a thonna trom;
'S tu chaisgeas an onfhadh a rìs,
'S a ni e ciùin mar am fonn.

Mar so anns an doimhne mhòir,
Chìtear do ghlòir a Dhé;
Luchd-siubhal a' chuain cia baoth,
Mur toir iad dhuit aoradh 's géill.

Cia tric a shìn thu do làmh,
'S a thug thu á gàbhadh cruaidh,
Dream nach toir urram no géill,
'Nuair chì iad am féath m' an cuairt.

'S eadh, ged a ghlacas an doinnionn,
Cuid diubh 'n a tonnaibh bàithte;
Tha fathast na mhaireas gun chiall,
Gun urram do Thriath na slàinte.

O! Dhia thug mis' as gach gàbhadh,
Bheir mi gràdh dhuit fad mo ré;
'S am bàs an tràth tha e 'n dàn domh,
Ceanglaidh mi gu bràth riut féin.

LEABHAR NAN CNOC.

## AM BEANNACHADH

"A nis dhàsan a tha comasach air 'ur gleidheadh o thuisleadh, agus 'ur cur gu neo-lochdach an làthair a ghlòire, le aoibhneas ro-mhòr, do 'n Dia tha mhàin glic, ar Slànuighear, gu robh glòir agus mòralachd, neart agus cumhachd, a nis agus air feadh gach uile linn. AMEN."

"Gràs an Tighearna Iosa Criosd, agus gràdh Dhé, agus co-chomunn an Spioraid Naoimh, gu robh maille ruibh uile. AMEN."

'S e Dia as tearmunn duinn gu beachd,
Ar spionnadh e 's ar treis:
An aimsir carraid agus teinn,
Ar cobhair e ro dheas.
Mar sin ged ghluaist' an talamh tròm,
Cha 'n aobhar eagail duinn:
Ged thilgeadh fòs na sléibhte mòr'
Am builsgein fairg' is tuinn.—*S. xlvi. 1-2.*

Fa chùis an uamhais anns an oidhch'
Cha bhi ort geilt no sgàth;
No fòs fa chùis na saighde bhios
A' ruith air feadh an là:
Cha bhi maoin eagail ort roimh 'n phlàigh
Tha triall an dorchadas:
No fòs fa chùis an uilc a bhios
Mu mheadhon là ri sgrios.—*S. xci. 5-6.*

Is treise Dia ta chòmhnuidh shuas
Na fuaim nan uisge garbh';
Is treise Dia na sumainnean,
Is tonna cuain gu dearbh.—*S. xcii. 4.*

"NUAIR a rinn a' Roinn-Eorp' bagairt a' dheanamh air na h-eileanan so, bhitheadh e 'na mhasladh air treubhantas mic fhoghainteach Bhreatuinn mur a d' éirich iad mar aon duine a' dhìon an dùthaich mhàthaireil. . . .

Oir tha araon ar Righ agus ar tir ro-airidh air cathachadh as an leth, agus cha b'e ach an dubh-ghealtair nach doirteadh fhuil gu toileach air an sgáth. . . .

'N uair tha eud an t-saighdeir 'na theine le gràdh tir' is teach', cha'n'eil criochan aig dànachd a spioraid, agus cha'n'eil beart arma ris nach sín e làmh. . . .

Is fìor rogha òigridh ar duthcha saor-shaighdeirean ar Righ, agus cha'n'eil an coimeas an arm tir air bith. Bu choir "Tir nam beann 's nan gleann," bhi na "Tir nan gaisgeach." . . .

'S ann le bhi gu cinnteach air taobh Chriosd bhithear neo-sgàthach anns a' chath. Bitheadh a Cheannard 'na chridhe agus cha bhi crith ann an gàirdean an t-saighdeir. Na bitheadh crùbadh bho'n chòmhrag, oir tha beatha a' Chriosduidh teàruinnt agus tha 'bhuaidh cinnteach. Roimh dha dhol 's a' chath tha bheatha ann an gleidheadh Dhé. Iadsan bheir buaidh troimh an Uan bithidh orra crùn na glòire, agus bithidh slainte naomhachd fhoirfe aca. Dhealaich iad ri 'n dòghruinn anns a' bhuaidh, agus bithidh sonas bith-bhuan 'nan cridheachan agus aoibhneas siorruidh air an cìnn 'n uair a shiubhlas iad a stigh gu fois agus àrd-shonas agus glòir tigh an Athar."

*Dr Ceanaideach*

*bha'n Inbhir pheofharan.*

